# *ORAIN*

# GHAELICH.

An nuadh Oranaiche Gaidhealach,

*Le ALASTAIR MAC-DHONUILL*,
BAILLI CHANA.

Ris am bheil coimh-cheangailte,

Eider-theangair am mineachadh ann am Beurla gach cruaigh fhaçall a tharlas anns an leabhar fo.

GLASGOW;
*PRINTED BY J. DAVIES & CO.*
FOR
JAMES DUNCAN, junior, Bookfeller,
Saltmarket.

1802.

Do an Uasal Onarach,

# BHALTAIR MAC-PHARLAIN,

Triath Chlann-Pharlain.

*Uasail Oirdheirc,*

IS e ar ſtuiddearra mor doi'-chíoſaicht', agus ar n eolus neamhchummannta, anns gach ni a bhuineas do dh' fhaolum agus do ſheanchas; go ſonraicht', ar gaol gun choi'-meas do na nithe ſin a bhuineas do ar duthaich agus do ar canoin mhathareil féin, a bhroſtaich me chum an obair ſo chuir ſo ar dídionn. Uimeſin tha me dochuſach go fuiling ſibh ſo ar tearmann i, chum gur luaithite ghabhar ſpeis agus tlachd dh' i, ann meaſg gach dream a thuigeas a chanoin ſo. Oir, feadaidh me radh gun bhroſgul, nach b' urrainn i bhi ni ba ſhábhailte fo thearmann neach air bioth eile.

Tha

++++

Tha ar cliu mor agus ar n alladh chomh-lan-fhoilleir cheana, as nach ruig mise leas ann so toiseachadh ri mheadachadh; a bhar gur fior chinnteach me, nach bheil ni air bioth is graincile, agus is fuathaiche libhs', na ni sin a bhiothas cosoil ri brosgul no miodul. Agus ann lan dóchus, go faidh an obair mheanbh so, ar dion agus ar comaradh,

*Tha me le mor speis agus urram,*

*ar Seirbheiseach fior umhuil,*

*ALASTAIR MAC-DHONUILL.*

THE

# PREFACE.

*THE following work is preſented to the public for two reaſons. One is, the hopes the author entertains, that the publication of thoſe Poems wrote ſome time ago, for the amuſement of a private gentleman, may afford ſome entertainment to thoſe verſed in this antient and comprehenſive language; and raiſe in others a deſire to learn ſomething of it, if they can be brought to think, that it may poſſibly contain in its boſom the charms of poetry and rhetoric, thoſe two great ſources of pleaſure and perſuaſion, to which all other languages have owed their gradual advancement, and, in theſe improving times, their laſt poliſh and refinement.*

*The other reaſon of their publication at preſent is, to beſpeak, if poſſible, the favour of the public, to a greater collection of poems of the ſame ſort, in all kinds of poetry that have been in uſe amongſt the moſt cultivated nations, from thoſe of the earlieſt compoſition to modern times; their antiquity either proved by hiſtorical accounts, or aſcertained by the beſt tradition; with a tranſlation into* ENGLISH *verſe, and critical obſervations on the nature of ſuch writings, to render the work uſe-*

++++

*ful to those that do not understand the* GALIC *language. And if such a series can be made out, besides the general agreeableness of the thing itself, nothing perhaps will better contribute to discover the progress of genius, through all its different degrees of improvement, from extreme simplicity, to whatever height we shall happen upon examination to find it, amongst this people; and from thence we shall be able to judge, what further improvements it might have received, had the same happy circumstances concurred in its favour, to which other languages, whether living or dead ones, have owed their success. An agreeable inquiry, surely! and one would think not displeasing, even to the inhabitants of the Lowlands of Scotland, who have always shared with them the honour of every gallant action, and are now first invited to a participation of their reputation for arts, if that too shall be found, on an impartial scrutiny, to be justly claimed by them.*

*Nor need it surprise any one, that this genius should be found among a people so remote from the commerce of nations famous for arts and sciences, and now relegated to an obscure, neglected corner, who considers, that the* CELTIC *nation, of which they are a small, but precious remain, once diffused itself over a great part of the globe. From its bosom have issued the conquerors of Rome, the planters of Gaul, Britain, Ireland; still found*

*subsisting*

ſubſiſting in this laſt, in Wales, in ſome parts of Spain, and along the coaſt of France; once great and flouriſhing in Aſia; and peculiarly diſtinguiſhed, in having one of the holy epiſtles of the great Apoſtle of the Gentiles addreſſed to them. A people ſo extenſive and numerous, could not fail of having made conſiderable improvements amongſt them, though many of their monuments are loſt, and the greateſt monument of all, the language, entirely neglected.

It would be agreeable to trace the progreſs of their genius as far as it is now poſſible to diſcover it, through all its modifications and changes; to obſerve what different tinctures, as one may ſay, it has received, from the many different climates, people, and cuſtoms, through which, as ſo many ſtrainers, it has paſſed. But as this is a work of a much longer detail than can be executed in this place, we ſhall leave the further proſecution of this notion to a more favourable opportunity. We cannot however but teſtify our ſurpriſe, that in an age in which the ſtudy of antiquity is ſo much in fashion, and ſo ſucceſsfully applied to ſo many valuable purpoſes, whether religious or civil, this language alone, which is the depoſitary of the manners, cuſtoms, and notions of the earlieſt inhabitants of this iſland, and conſequently ſeems to promiſe, on an accurate review of it, the moſt authentic accounts of many things uſeful for us to know,

know,

++++

*know, should remain in a ſtate, not only of total abandon, but, which is more aſtoniſhing, in an age ſo happily diſtinguished from all others, for freedom of thought, love of knowledge, and moderation, this people and this language should be alone perſecuted and intolerated.*

*As for what concerns the following poems, and their author: As they are publiſhed in the* GALIC *language, only thoſe that underſtand that tongue, are competent judges of them; and he ſubmits them to their cenſure and indulgence; all his ambition being, to approve himſelf a lover of his country, and an inoffenſive man.*

*For the more eaſy peruſal of this work to thoſe who are not expert in reading the language, tho' perhaps their mother-tongue, the following general rules are laid down, called by our grammarians the pronunciation of the* ſecondary mutes. bh *is always pronounced as a* v *conſonant: as, from* Brú *(a belly),* Do bhru *(thy belly), muſt be read as if written* Do vru. ch *as the Greek* χ, *or as the Scots pronounce the* ch *in the words* character *and* chaos: *as,* Mo chlann *(my children), muſt be read as if written* Mo χlann. dh *before a vowel, whether in the beginning or middle of a word, has the ſame pronunciation with* y. *So,* Dhoſan *(unto him), and* Cradhach *(tormenting), muſt be read as if written* Yoſan, Crayaχ. fh *is never at all pronounced. So,* O fhir! *(O man!),*

*man!),* Fhuil fein *(his own blood), must be read* O 'ir! 'uil fein. gh *is commonly pronounced as* dh : *so that these two letters are often used indifferently.* mh *is pronounced as a* v *consonant. So,* Mo mhallachd dhosan *(my curse unto him), must be read,* Mo vallaχd yosan. ph *is always pronounced as in the English.* sh *is pronounced as* h *alone, though* s *be commonly equal to the English* sh. *So,* Sean *(old), is to be read,* Sheen : *but when the sense is changed, as if one was saying,* O a shean duine! *(O old man!), the* s *is not to be pronounced, but read as if written* O a hean duine! *But being (as we call it) the possessive letter, it must always be used.* th *has the like pronunciation. So,* A theine loisgich! *(O burning fire!) must be read* A heine loisgiχ.

*It is likewise to be observed, that* s *loses its sound after* t. *So,* Feadh an tsaoghail *(through the world), is to be read* Feay an taoyail. *And also all the vowels that have this accent (') above them are to be pronounced long, in whatever part of a word it may occur.*

*No pains have been spared to render the language as plain and intelligible as reasonably can be expected. And in order to make the force and sound of the syllables approach as near as possible to that of the English, and to the more usual pronunciation of the generality of the Highlanders, some quiescent*

++ ++

*quiefcent letters formerly ufed in the Galic are thrown out; letters are frequently tranfpofed; and fome are changed, efpecially in words whofe terminations are* bh, *inftead of which*, n *and* on *are commonly ufed. As thefe innovations are intended for obtaining the ends above mentioned, it is hoped none will take them to be any trefpafs upon grammatical rules.*

---

## *De AUCTORE teftimonium.*

OPtime quem tellus genuit montana poeta,
  Zoilus (euge!) tuum memo momordit opus.
Quis negat antiquam patriæ fplendefcere linguam
  Ingenii mira fertilitate tui?
Te licet eripiat fatum, tua fama manebit,
  Atque tuas laudes fecla futura canent.
Græcia Mæonidem jactat, Latiumque Maronem,
  Tu quoque Montanæ gloria gentis eris.
Macdonaldorum cognomine nate vetufto
  Nobilium, vates ingeniofe, vale.

D. M———.

AN

# CLAR-INNISEACH.

Taobh.



*Oran*

++++

# *AIS-EIRIDH*

NA

# SEAN CHANOIN ALBANNAICH;

NO,

## *An nuadh Oranaiche Gaidhealach.*

*Moladh an ughdair do 'n tsean chanoin Ghaillic.*

GUR h i 's crioch árrait
Do gach caint fa 'n ghréin,
Go 'r smuainti fhásor
A phártachadh ri chéil';
Ar n intinnin a rúsgadh,
Agus rún ar crí,
(Le 'r gniomh, 's le 'r giúlan,)
Súrd chuir air ar dí.
'S go laoigh ar beoil
A dh' iobra Dhia na 'n dúl,

++ ++

'S i h ard chríoch mhór,
Go bi toirt dósan cliu.
'S e 'n duine féin,
'S aon chréatair réasont ann,
Go 'n d' thug toil Dé dh'a,
Gibht le bhéul bhi caint:
Go 'n chum e so,
O'n uile bhrúid go léir;
O ghibht mhór phriosoils',
Dheilbh 'n a íomhaidh féin!
Nam beirte balbh e,
'S a theanga marbh na cheann,
B' i 'n iargoin shearbh i,
B' fhearr bhi marbh no ann.
'S go h ioma cánoin,
O linn Bhabel fuair
A' sliochd sin Adhamh,
'S i Gháilic a thug buaigh.
Do'n labhradh dháicheil,
An urram árd gun tuairms',
Gun mheang, gun fháillinn,
Is urra cách a luaigh.
Bha Gháilic ullamh,
Na glóir sior ghuineach cruaigh,

Air feadh a chruinne
Ma'n thuileich an Tuil-ruagh.
Mhair i fós,
'S cha teid a ghlóir air chall
Dh' aindeoin gó,
Is mio-rúin mhór na 'n gall.
'S i labhair Alba,
'S gallabhodaiche féin;
Ar flaith, ar priunnſai,
'S ar diucanna gun éis.
An tighe comhairl' an Righ,
'Nuair ſhuigheadh air béinn' a chúirt,
'S i Ghailic líobha,
Dh' fhuaſgladh ſnuim gach cúis.
'S i labhair Colum,
Alloil a chionnmhóir,
Gach mith, is maith,
Bha 'n Alba beag is mór.
'S i labhair gaill, is gaidheil,
Neimhchleirich, is cléir,
Gach fear is bean,
A ghluaiſeadh teang' am béul.
'S i labhair Adhamh,
Ann a phárrais féin,

'S ba ſhiubhlach Gáilic
O bheul álainn Ebh.
Och tha bhuil ann!
'S uireaſach gann fa dhí,
Gloir gach teanga
A labhras caint ſeach i.
'Tha Laidiunn coimhliont',
Torrthach, teann na 's leoir;
Ach ſgalog thráilleil
I do 'n Ghailic chóir.
Sa 'n Athen mhoir,
Bha Ghréigis córr na tím,
Ach b' ion d'i h ordag
Chuir fa h ór chrios grinn.
'S go mín, ſlim, bóidheach,
Cuirteil, ró bhog líobl..,
An Fhraincis lóghar,
Am pailis mór gach Ríogh;
Ma thagras cách orr',
Pairt d' an ainbhfheich' féin,
'S ro bheag a dh' fhágas
Iad do dh' agh 'na cré
'S i 'n aon chánoin
Am béul na 'm bárd 'ſ na 'n éiſc,

'S

'S fearr go caineadh,
O linn Bhabel féin.
'S i 'ſ fearr go moladh,
'S a 'ſ torrthunnaiche gléus,
Go rann no laoidh,
A tharraig gaoth roi' bhéul.
'S i 'ſ fearr go comhairl',
'S go gnomhach chuir go féim,
Na aon teang' Eorpach,
Dh' aimhdheoin bóſd na 'n gréug.
'S i 'ſ fearr go roſg,
'S air choſamh a chuir duain;
'S ri cruaigh uchd coſgair,
Phroſnachadh an tſluaigh.
Ma chionne bár,
'S i 'ſ tábhachdaich bheir buaigh,
Go toirt a bháis
Do 'n eugcoir dháicheil chruaigh.
Caint laidir, rithteach,
Is neimhliotach fuaim;
'S i ſeadhoil, ſliochdor,
Brioſcghlorach, mall, luath.
Cha 'n fheim i iaſad,
'S cha mhó dh' iarras uath';

O 'n tſean mhathair chiatoch,
Lan do chiadamh buaigh!
Tha i-féin daonnan,
Saibhir, maoineach, ſlán;
A tigheabh taiſce,
Dh' fhoclabh gaſda lán.
A' chánoin, ſcappach,
Thaippi, bhlaſta, ghrinn!
Thig lè tarſtar
Neartor, o beul cinn.
An labhairt ſhíolor,
Líonor, 'ſ mílteach buaigh!
Shultor, bríoghor,
Fhíorghlan, chaoi nach truaill!
B' i 'n teanga mhilis,
Bhionfhoclach, 's an dán;
Go ſpreigeoil, tioram,
Ioroltach, 'ſ i lán.
A chánoin cheolor,
Shóghor, 'ſ glórmhor blas,
A labhair móirſhliochd
Scóta, is Gaidheil ghlais.
'S air reir Mhic Comb,
An t ughdar mór ri luaigh!

'Si 's freamhach oir,
'S ciad ghrámair glóir gach sluaigh.

---

*Guidhe, no urnaigh an ughdair, do 'n Cheolrai, &c.*

A CHEOLRAI mhór tha 'n tamh go h árd,
Seallamh a níos;
Nach cluinn sibh ar daltan air lar,
Ag atach a chios!
E lúdhadh a ghlún' ris a pháirc,
'S a shuilibh a suas,
'G asnachadh uirasan báird,
Gun cháird a nuas.
Laoigh a bheoil le criodha tiom
D' an iobuirt go cruaigh:
Freasdlabh do 'n altair 's an tím;
Diolabh dh'a duais.
A naonair, inghinn' Jupiter áird,
'S Mhenemhosene chaoimh;
Séidibh m' aignidh le 'r piobanabh áidh
'S deilbhim meadrach nach claon.
A Chlio, mhaiseach, thaobh barrachd t aos,

'S

'S do bhreth roimh chách,
Cha 'n iarram do d' bhuaghans' ach braon,
'S bi'dh m' achoini páit.
Urania, tilg chugam d' a d' ſtóir,
Na dh' fhoſglas mo bhéul,
Sgaoil mo ghlaſan le t eochraichin óir ;
Taiſbein do dhéirc.
Chaliope, a reil-iuil na'n duan
Réitich mo ſhnuim ;
'S cuir facaill thoite, ghéur, chruaigh,
Go luath nam chuim.
Euterpé a bhertis na rann,
An amalaidh ghrinn,
Locair go ſnaſda gach ſiolladh d' am chaint;
M' fhaobhar 's mo rinn.
Erato, a chiſte na maoin,
Fileonta deas, gleus mo mheóbhair,
'S thoir dhomh d' a d' thaiſg,
No dh' fhonus treis.
A Mhelpomone, air m' uireaſbh fóir,
As t uluidh lán mhaoin ;
O 'n dh' fhonus lium páirt do 'n th' agad do chórr,
Ch bhi m' achoinin daor.

A

++++

A Herpſicore, a mhuime na'n duan,
'S páirt do chuile na frí,
Cuir crambos taitneach nam chluaís,
Am bi cruas agus brígh.
A Pholihimnia, 'ſ gealchraicneach cruth,
Go tu 'ſ oige 'ſ an tſreth,
Do chomoradh milis, ſileont ſeach ſtuth,
Sirim go ſeth.
A Thalia, le t ola ro thlá,
Suath roithin mo ghléis;
Lig ſiubhal is gluaſad le t fhaobhar 'ſ le t ádh,
Go labhairt d' am bhéul.
Appollo, tha m' intinn chomhrag,
Ri ſpeilg do chreig;
Fags' i gun dáil, fothluibte mar ghad
Coiniulach bog.
A Mhinerbha, oide na ſgol,
'S a chéidſe na fil;
Cuir aon duſan facall am char,
'S tuilleadh cha ſir.
Na tugabh dhomh ſaothair ni glagan 'ſ a
chluais,
'S do thuigſe bhio's fás;
Mar chaochcnuaſaich cruinn a ni fuaim,

Gan

++ ++

Gan eitiunn na lar.
Gabhaidh ſibh-pféin, go h ard ar ſtaid,
Ri íobairtin beag,
Nochdaidh miſe mo chomus go lag,
'S éugcoir mar creid.
Tha ſpéiribh mo chomuis, cumhung na 's leoir,
Go farſaing mo mhíonn,
Go balla thogail ar ſté cho-mhór,
'S clach-ſhnaite d' am dhí.
Caint-ſhnaſda d' am dhí, go ſtraichte mo thoil,
Tha me falamh do ſgil;
'S ni gun ſuibaint ealain gun ſgoil,
Air ſuibſec mar mhil,
Gur h aimligheur mo phenn, 's neamhſcaiteach mo bhil,
Mo cheann cha mhol;
Mo phaipeir is m' inc tha iad lán do chron,
'S uireſeabh ſin.

*Moladh*

++++

*Moladh Moraig. Air fonn Piobaireachd.*

*Urlar.*

'S Truagh gun me 's an choill
'Nuair bha Moraig ann,
Thilgimit na crainn
Co ba bhóich againn:
Inghinn a chúil doinn,
Ar a bheil a loinn,
Bhimit air ar broinn
Feadh na rósanan;
Bhreugaimit finn-fhín,
Mireag air ar blíon,
A buain shobhrach míonbhui
Na cósagan:
Thennimit ri strí
'S thaoghlaimit 's an fhrí,
'S chaillimit finn-fhín
Feadh na strónagan.

*Urlar.*

Suıl mar ghoirmdhearc driúchd
Ann an ceo mhaidin;
Deirg' is gil' na d' ghnúis
Mar bhla óirfeidin.

Shua

Shuas choi'-min ri plúr;
Shios garbh mo chuluidhchiuil;
Grian na plaineid coúrs,
A measg oighiannunn;
Réulla glan gun smúir
Measg na rionnag-uil;
Sgathan-maise air flour
No bóichid u;
Ailliugan glan úr,
A dhallas ruisg go'n cúl;
Ma's ann do chriaghaich ú
'S abhar móir-iunaidh.

*Urlar.*

O' n thainig gné do thúr
O m' aois óige dhomh,
Nir facas créatair dhiu,
Ba chomh-glórmhoire;
Bha Malli 's dearbha caoin,
'S a gruaigh ar dhreach na'n caor;
Ach caochlaideach mar ghaoi,
'S i ro óranach;
Bha Pegi fad an aois,
Mar bhith sin b' i mo ghaol;
Bha Marsaili sior aottrom,

Lan

Lán neonachais;
Bha Lili a taitne rium,
Mar bhith a ruifg bhi fiunn;
Ach cha ba fhá buirniunlaid,
Do 'n Mhoraigs' iad.

*Siubhal.*

O! 's coma lium, 's coma lium,
Uile iad ach Mórag;
Rioghainn dheas chulach
Gun uireafabh fólum;
Cha 'n fhaidhir a tiunnail,
Air mhaife no bhunailt,
No 'm beufamh neamchumonta,
Am Muile no 'n Leoghus.
Go genmni deas furanach,
Duineoil gun mhórchuis;
Ar thaogha na cumachd,
O mullach go brogamh;
A néul tha neamhchurri,
'S a h aignidh ro lurach;
Go bríodalach, cuireideach,
Urramach, feolta.

*Siubhal.*

O guiliugag, guiliugag,

Guiliugag Morag!
Aice ata chuluidh
Go cuiridh na 'n óigfhear';
B' é 'n t aidhir 's a ſulos,
Bhi ſínte ri t ulaidh,
Seach daonnan bhi fuireach
Ri munuran póſaidh.
D' am phianadh, 's d' am ruagadh,
Le buairidh na feola;
Le aiſlingin connain
No colna d' am leonadh;
'Nuair chidhinn ma m'choinnimh,
A ciochan le coinnil,
Theid m' aignidh air bhoilich,
'S na theine dearg ſólais.

*Siubhal.*

O fairigan, fairigan,
Fairigan Morag!
Aice ata chroiteag
As toite 's 'n Eorpa;
A ciochan geal crioſtoil,
Na faice tu ſtoit' iad,
Go 'n tairnidh go beagnair',
Cenn-eaglais na Róimhe.

++ ++
Air bhuige 's air ghile,
Mar lili no lónan;
'Nuáir dheana tu 'n dinnidh
Go 'n cinnidh tu deonach;
An deirgiod, an grinniod;
Am minead, 's an tinniod;
Go 'm b' áſainn chur ſpionnaidh,
Agus ſpioraid a feoil iad.

*Urlar.*

Thogaimit ar fonn,
Anns an ógmhaidinn;
'S Phebus 'dath na 'n tonn,
Air ſiohh órenſin;
Fa'r céil cha bhiodh conn,
Ar ſga' dhoir' is thom,
Sinn air daradh trom
Le 'r cuid gorraileis;
Direach mar go 'm bíodh
Maoiſeach 's boc a frí,
Cromruaig a cheile dían
Timchiull óganan:
Chaillimit ar clí
Ag gairechdich linn-ſhín,

++++

Le bras mhacnas dian ſin
Na h ógalachd.

*Siubhal.*

O daſtram, daſtram,
Daſtram Morag!
Rioghainn bhoi bhaſtalach,
Leacruiteach róſach;
A gruaidhin air laſadh,
Mar an laſairchlach dhaite,
'S a deud mar a ſneachda,
Cruinn-ſhnaite an dlu órdo.
Ri Venus chomhtlachdór,
An taitneachdainn fheolór;
Ri Dido cho'-maiſich,
Cho'-ſnaſor 's chomh-córr r'i;
'S e thionſgain dhomh caithibh,
'S a laodaich mo raithin,
A bhallag ghrinn ladhach,
Chuir na gaithionſa m' fheoils'.

*Siubhal.*

'S mar bíthinn fa ghlaſamh,
Cruaigh phiſgte le póſadh,
Dh' iobrainn criogha mo phearſann,
Air an altairſe Moraig;

Go

++++

Go 'n liobhrain gun airſteal,
Ag ſtóilibh a cas e;
'S mar gabhadh i tlachd dhiom,
Cha b'f had a ſin béo me.
O 'n urrum, an urrum,
An urrum, do Mhóraig!
Cha mhor nach do chuir i
M' fhuil uile as a h órdo;
Go 'n d' rug orra ceumtuiſlidh,
Fa iomachd mo chuiſlion,
Le teas is le murtachd,
O mhochthra Diadomhnaich.

*Siubhal.*

'S tu réulla na 'n caillion,
Lán lainnir gun cheo ort;
Fior chomhnart gun charraid,
Gun arral, gun bhéolam;
Choi'-min ri cloigh eala,
'S choi'-geal ris a ghaillinn;
Do thengſhlios ſéamh fallain,
Thug barrachd ar móran.
'S tu Bainriogh na 'n ainir,
Cha ſgallais an cómhradh;
Ard foinni na d' ghallan,

++ ++

Gun bhallart, gun mhórchuis;
Tha u coimhliont na d' bhallamh,
Go h insgineach athlamh;
Caoin, mechire, faraſt,
Gun fhathrom, gun rópal.

*Urlar.*

B' fhearr go bithinn ſgaoilt'
As na córdamhſa,
Thug me tuilleadh gaoil
A's ba chóir dho' dhuit;
Go d' thig fa dhuine taom,
Go droch ghniomh bhio's claon,
Cuireadh é cruaigh-ſhnuim
Air o 'n ghórraich ſin:
Ach thug i ſo mo chiall,
Uile uam go trian;
Cha 'n fhaca me riabh
Tiunnail Móraigs',
Ghaid i uam mo chrí,
'S ſhlad i uam mo chlí,
'S cuiridh i 's an chill,
Fa na fódamh me.

*Siubhal.*

Mo cheiſt agus m' ullaidh

Do

++ ++

Do 'n chonnaire me d' ſhéors' u,
Le d' bhroilleach gealthuireid,
Na mullaichion boidheach;
Cha 'n fhaidh me do dh' fhurus,
Na ni mionaid uat fuireach,
Go d' tha buarach na dunach
D'am chumail o d' phóſadh.
Do bheul mar an tſiriſt,
'S e milis ri phógadh,
Choimhdearg ri bhermilion,
Mar bhileagan róſan:
Go 'n d' rinn u mo mhilleadh,
Le d' Chupid d' am bhioradh,
'S le d' ſhoidion caol biorach,
A rinn ciothrram fa m' chóta.

*Siubhal.*

Tha me lan mullaid,
O 'n chonnaig me Morag,
Chomhtrom ri cloch-mhuillinn,
Air lunnabh d'a ſéoladh:
Macsamhailt na cruinniaig,
Cha 'n eil anns a chruinnidh;
Mo chrí air a ghuin leat,
O 'n chonnaig me t órchul

Na

Na ſhlamagan bachullach,
Caſurlach, córnach;
Go fainneagach, cleachdagach,
Dreachlubach, glórmhor;
Na reullagan cearclach;
Mar uſgruichion dreachor,
Le fudar 's an fhaſon
Grianlaſda, ciabh órbhoi.

*Siubhal.*

Do ſhlíos mar an canach;
Mar chaineal do phogan;
Ri Phenix cho' ainnibh;
'S glan lainnir do chóta:
Go múirneneach banoil,
Gun árdan gun ſtannart;
'S i córr ann an ceneal,
Gun ainnis gun ótus.
Na faichte mo leannan
'S an mhathſhlogh Diadómhnaich,
B' i coltas an aingil,
Na h earrodh 's na cómhradh;
A pearſa gun talach
Air an gibhtin tha barruichd;
A'n, ti dh' fhág u gun ainimh,

A

A rinn do thalamh rud boidheach.

*Urlar.*

Tha ſaoghal lan do ſmaointinin feolar,
Mamon bi'dh 'g ar claonadh
Le ghoisnichion;
A cholunn bheir oir'n gaol
Ghabhail go ro fhaoin,
Ar ſtriopachas, air craos,
Agus ſtrotholachd:
Ach cha do chried me riabh
Go'n do ſheas air ſliabh,
Aon te bha choi'-ciatoch
Ri Móraigs';
A ſubhailcion 's a ciall,
Mar go 'm biodh baindia.
Leugh an crí am chliamh
Le cuid órrachan.

*Siubhal.*

Ar comhairle na ceilibh or'm.
Ciod eile a h deir no ni me?
Ma 'n rioghainn ba tearc ceileireadh,
A ſheinnedh air an fhídeig;
Cha 'n fhaidhir a lei't eile ſo,
Air tior-mór no 'n oilenibh;
Coimhiumlain,

++++

Coimhiumlain, 's coimheireachdoih,
Coimhteiridneach, 's coimhbíogoil.
'S ni cinntéach gur ni deireasach
Mar ceilir so air Síona,
Me thuitim an gaol léathphairteach,
'S mo cherenion am dhiobhail;
Cha 'n eil do bhúrn a Seile sid,
No shneachd an Cruachan eilideach
Na bheir aon fhionnachd eiridneach
Do 'n teine a 't' ann am ínsgin.

*Siubhal.*

'Nuar chuala me ceol leudanach
An sheadain a bha 'g Moraig,
Rinn m' aignidh damhsa beudarach,
'S é freagra dh' á le sólas;
Séamh úrlar, sochdair, leudurra
A puirt, 's a meoir a breabbadaich;
B' e sid an oirfeid euggurra,
Do 'n bhéus na creuga móra.
Ochóin! a feadan bailleughach,
Cruaigh sgailleugach, glan céolor,
Nam binn-phort stuirteoil trileonta,
Ré mindhíonach, bog ró chaoin;
A márfal comhnart staideoil sin,

++++
'S e lúthor graſor caiſmichdeach;
Fior chruinnlúath, briſg, ſpal ppara,
Fa clialú na braſchaoin ſporſoil.

*Siubhal.*

Chinn próis, is ſtuirt, is ſprachdolachd,
Am ghnuis 'nuair bheachdaich guamag,
A ſeinn an fheadain ioroltaich,
B' ard iolach ann am chluaſabh;
A ſuain-cheol, ſiotha mireneach;
Mearſtoirmeil, poncoil, mionaideach;
Na b' fhoirmeile nach ſiredhmit,
Ar mhirid ri h uchd tuaſaid.
O 'm buille meoir ba lommorra,
Go pronnadh a phuirt uairich!
'S na h uilt ba luthor cromaidhin
Ar thollabh a chrainn bhuagbaich!
Gun ſlaoidmheoirich, gun ronnaireachd,
Briſg, tioram, ſochdair, collaideach;
Geal-lúdag na 'n gearracholluinnin,
Na craplú, loinneoil, guanach!

*Urlar.*

Chaiſgimit ar n íot
Le glain fhíon a ſin,
'S bhuailimit go dian

Air

Air gloir ſhíobhalta:
Tuilleahd cha bhiodh ann,
Gos an tigidh am,
A bhi cluich air dam,
Air na tíodhan ſin:
Dh' ólaimit ar dram,
Dh' fhógradh uainn gun tainc,
Gach ní chuireadh maill
Air bhi míogchuiſeach;
Maidh'dean na'n ciabh fann,
Shniomhanach na 'n clann;
Mala chaol, dhonn, cham,
Channach, fhíonolta.

*An crunluath.*

Mo cheann tha lán do ſheillenibh
O dheilich me ri d' bhriodal;
Mo ſhrón tha ſtoipte á dh' elebor,
Na deil, le teine dímbis;
Mo ſhuilion tha choi'-deireaſach,
Nach faic me gné gun teleſcop,
'S go d' bhiodh méadhachd beinnidh ann
'S ann h eirinn gur a fríd é.
Dh' fhalbh mo chédſi corporra
Go docharach le bruadar,

'Nuai

'Nuair shaoil me forton thorchairt domh,
'S me 'm thorroichim air mo chluasaig:
Ar dusgadh as a chaithrem sin
Cha d' fhuair me ach ion failéus d'e,
An ionad na maoin bearraideach
A mheal me go seachd uairion.

Ach, ciod thug me go glan fhaireachadh;
Ach carachadh rinn Cluanag:
'S co so, o thus, ba Mhorag ann,
Ach Siona an órfhuilt chuachaigh;
'Nuair thúr i go 'n do lagaich me,
'S go féimin rag chuir stalcaidh ann,
Go 'n d' rinn i draoidheachd-cadoil domh,
Rinn cruaigh fíor rag d' am luaidh'.
Bha chleasachdsa choi-síonolta,
'S coimhinnleachdach mancuairt d'i,
Nach faodainn shín thaobh fiobholtachd,
Gun dligheadh críon thoirt uam dh'i;
Go 'n thiuntaidh me go h ordoil r'i;
'S go 'n shaoil me go 'm b' i Mórag i;
'S go 'n d' aisig me na pógan d'i,
'S cha ro' d' a coir dad uaith'.

*Mio-mholadh Moraig. Air fhonn an cheudna.*

A Mhuideortaich dhuidh dhána
Na geurfhocaill,
Sguir do d' bhurt 's do d' tálmhagadh
Pleideaſach;
Támh do d' ſgeig dhiom trá,
'Neo rigim Ailen Bárd,
'S gach fili go bheil cás
An Duineadann diom;
Bheir iad ort go ſgáin,
'S go fail u uil' o d' chnaimh,
Na d' mhaol-lóbhran granna
Maol déiſtinneach;
Sin an duais atá
Agadſa na d' ghrádh,
'S na d' mholadh magoil bá
A bhalaoich bhéulfharſuing.

*Urlar.*

'S maith gun bhith 's an choill,
'Nuair bha Morag ann;
A bhainpheacach ſin gun loinn,

Lán do dh' fhotus int';
An dubhfhaclach gun ſgoinn,
'S a ſubhailcion ar foill;
A caoin, 's a h aſcaoin roint',
Lán do ghóiſnichion;
Ma ghabhar i mar chí,
'Tha ſgeamh amuidh gle-líobh;
Ach, fa ſin tha míltion
Do dhóibhertion:
'S coimhlionor car na crí,
'S fear tha air a tí,
'S mín mhachraichion na ríoghachd
Do nóinenibh.

*Urlar.*

'S ioma craobh 's an choill
Tha fior loineagach,
Blath is cairt a crainn
Go fior ſhóghraghach;
Ach gearr i fios gun mhaill,
'S fiach i as a broinn,
'S gheibh u fioclan-goir'
Agus cóſon int':
Cha dean ſaor go brách,
Féum d'a bun, no bárr:

Fiui chríon gun ſtá,
B' i an t olc boigheach i:
Leagar i gun dáil,
Speallitar i air blár,
'S loiſgir i go fás i
Na beoghrioſaich;

*Urlar.*

Shaoil me go ba mhoidiunn
A Mhorags',
An Sírens' a rinn m' fhoill
Anns na ſronagan;
An té s' a bha na tróit,
Ri mile fear man d' rinn
Miſe, 's an cheart oich' ad
Dad comhraidh r'i;
B' iad rionnagan an áigh,
Fa'n d' rugadh miſe blá,
Nach deachas fad air raidin
No feola l'é:
'S milteach fear a cháigh,
Go nach d' fhuaír iad páiſt;
Feur cha chinn go brách
Air na mor-raidin.

++++

*Siubhal.*

An apa ghéarr bheagnarach,
Fhreagarach, leomach;
Bharracaideach, dhreigeiſeach,
Leiſgeulach, dhólach;
Antlachdor, ſgeigeiſeach,
Champarach ſheuſgchorpach;
Shanntach air fleaſgaichion
Bheudfhaclach, ghódoch.
Tuairneag ghorm, bhallrartach,
Stannartach, róiceach,
Bhrioſcghlórach, anartach,
Ghangaideach leóiceach;
Ro uaſul na barail,
'S gun int' ach ſior chaileag
'S toir a breatha ſior ſhalach,
O fhaillein an ótraich.

*Siubhal.*

Cruinn aodann a mhunci
Air crupadh ri chéile;
A ſuilin ar laſadh
Mar laiſidh na 'n éilion,
Lán cailidair prabach,
Gun mhala, gun raſg orr;

'S a ha urla lán chlaiſiön,
Go caiſreagach féitheach.
Craiciunn a ciobhuill
Ar a righ go h éidich,
Mar laoighdean ar cómhlaidh,
Fior neonach a ſpeuthar:
A ceanna'igh uile neamhthaitneach,
Lán do mhío-loinn mio-thlachdor;
S a h anail air malcadh
Le brachan a déudaich.

*Siubhal.*

Brú thana mar dhruma,
Neamhchulach air séididh;
Chomhcruaigh ris an unga,
Gun chumachd air bréine;
A da chiarſporan fhalamh,
Mar chochuill da mharaig,
Air ſon chioch ag an arrachd,
'Siorſan-galoir d' an teumadh.
Corp uinſin gun ſoltachd,
Mar go locradh tu déile;
Choimhtioram ri cloſſaich;
No ſean oſnach air ſgréubhadh;
'S bi'dh rúbail, is roccuil,

Ma

Ma dhoire na h oiteig,
Le iumghaoth na 'n cnocan
Ma bhotamh na céire.

*Urlar.*

Ciod e ſe chuir am cheann
Moladh Moraigs' ?
A ſtriopach ceal na n crann,
Mheall am dhochus me ;
Dhall i me le caint,
'S chlár i me gun tainc,
Go 'n ſhaoil me nach ro' anns
A Roinn-eorp ach i;
Ach fuair me ſolus úr,
Thuit lannan far mo ſhúl,
'Sgap 's a ſgaoil, gach dúbhradh,
'S gach ceothoireachd ;
Dh'idir me bhean bhréun,
Na fior dhaithibh pſ éin ;
'S mairg neach nach dean ſtreup
Ris an fheolorachd.

*Siubhal.*

Cochdſhron neamhloinneoil,
Mar f hoinn ar a h úrluinn ;
'S a pluicion gorm, goilleach,

Garbh,

++++

Garbh, doireach, le múruich:
A bheuddugag choireach;
'S fior bhéudag na clainne,
A fuair a harach 's a h eilean
A ſgoil deilis na ſiurſachd.
Poll-búiridh nam balaoch,
Ann an caithrem na dámhair,
'S ioma ſiol chaidh na d' chroits',
Go nach loitichir bárr dhith;
Cha chinn coinneach no toradh,
Ma chloich bhi'or a roladh;
O 'n ſguir miſe d'a d' mholadh,
Duiſgim donus no dhá dhuit.

*Siubhal.*

A bogadh nan togradh,
Cha 'n obadh i míltin;
Bhi faircheadh a crottaig
Air fodur b' e mílſein;
Dh' aithnit eibhnis, is ſogan,
Moran miogchuis 's ſodain,
Na h urluinn bhric rochdaich,
'Nuair dh' fhoſglaid na bríſnion.
Na 'm biodh sár ſhodair
Do bh—d—r maith dílis,

++ ++

Na ghalop, 's na throtan,
A rotadh a fiothuill;
Bhiohh Morag ro thoileach,
Lán úgaig is goithlim;
B' fhuruft f haicinn nach b' oil lea
Bhi foithlidh a h íochdair.

*Siubhal.*

Do dh' oirlichion aotri
Toimh'fim baobhag na 'n Gaidheal,
O mhullach a baifte,
Sios traifte g' a fáilibh;
A fliuch-fhron phluccanach roidi,
Le fean droch clap air groddadh;
A falt gadmunnach forcach,
Dóite doideach air cráiceadh;
Air pealladh, air ftioradh,
'S air filidh, gun chíreadh;
Leis na fporabh d'a fpioladh,
Le piorradh na 'n íngnin;
Le ochd gathair a firidh,
Lorg 's blá anns gach innis,
Nach fag ionad gun fgioladh:
'S cuile-gine na friotha.

*Urlar.*

✝✝✝

*Urlar.*

Gearr-mhattagan nac árd,
Ordag bhréun-laodhrach,
Le lorc-chuagan sáil-chufpach
Déiftinneach;
Dearg-ghagach na 'n cárn,
Mhuthuirneach air crámh;
Lán ain-fheoil a da fpáig
Fa na fleifnimh aic';
Tarr breac, gobhlach, fàs,
Airnion a chinn áird,
Fior fhimileir na fgáth
Air na h éabhlagan;
Garbh-ghaoifneach 's tiugh cárr;
Dubh-fhradach gun ftáth;
Fior bhotrumaid na tárchailion
Beifteimbil.

*An crunluath.*

Gaol an-abaich dona,
Le foilis an dólais,
Thug mife ann a's droch-uair
Do rofad na h Eorpa;
Go b'fhearr lium mo chrochadh
Ne dol anns na rochdabhs';

Mo

Mo riafladh ma m' lochdabh,
S mo lotadh le dóruinn;
Na fuathadh ri t f hallfachd,
Fhior chaufair na rioghachd,
Mo ghlacadh a chlifgidh,
Le d' riobachan mílteach:
B' íad na bréugan bhi d' mholadh,
Faiche-bhoula na fgoil-f hear',
Gun mhaoin glain' ann d' cholainn:
Tŕuaill thoileoil na míltion.

'S tú báinriogh nan cailean,
Na d' chal ag luchd diombais;
Le daradh do phollaig
Go 'n cromadh tu síos doibh;
Sar árri go colluinn,
Dol ma oifinn do thollain,
Do dh' fhear air a tholladh,
'S air bhoil go gibht ftríopaich.
B' e t aillein mín fgonnan,
Teth, foinni, 's e fíor-chruaigh;
'S da dhoirneig chruinn loma,
Do dh' ion bollachan lion leis;
'S tric bha giardharadh toman,

++++

'S conachd frid air do dhonnaig:
'S dlu aiſlinge connain
D'a d' ronnadh le fílidh.

*Oran an tSamhraidh. Air fonn,* Through the Wood Laddie.

AN deis dho' duſgadh 's an mhaidin,
'S an deallt air a choill,
Ann a maidinn ro ſhoilleir,
Ann a lagan beag doilleir,
Go 'n cualas a feadan
Go leaddurra ſeinn;
'S mac-talla na creugan,
D' a f hreagra brón bhínn.

Bi'dh am beithe deaghbholtrach,
Uroil doſrach nan cárn,
Ri mao-bhlás driuchd céteoin,
Marr ri caoin-dhéarſadh gréine,
Brúchdadh barraich roi' ghéugamh,
'S an mhios-cheatochſa Mháigh:

A

A míos breac-laoghach buailteach;
Bhainneach, bhuaghach, go dáir!

Bi'dh gach doire dlú uaigni
'S trufcan uain' ump' a fás;
Bi'dh an fnobhach a díreadh
As gach fríobhach a 's ísle,
Roi' na cuiflinnin fniomhain,
Go meadachadh blá:
Cuach, is fmeorach 's an fheafgar,
Seinn a leadain nam bárr.

A mios breac-uigheach, braonach,
Creabhach, mao-rofach, aidh!
Chuirios fgeadas neamhthruailli,
Air gach áite d'a dhuaichneachd;
A dh' fhogrus fneachd le chuid fuachda,
O gheur-ghruaim nam beann árd;
'S ag mead egil roimh Phebus,
Theid 's na fpéirimh na fmál.

A mios lufanach, mealach,
Feurach, faileneach, blá;

++++

'S é go guccagach, duilleach,
Luachrach, dítheneach, lurach,
Beachach, feilleanach, dearcach,
Ciurach, dealltach, trom, tlá;
'S i mar chuirnennin diamond,
Bhratach bhoifgeoil air lár!

'S moch bhio's Phebus ag óradh
Ceap na mór-chruach 's nam beann;
'S bidh 's an uair fin le sólas,
Gach ean bionnfhoclach boidheach,
Céumadh mearbuillion ceolar,
Feadh phres, ógan, is ghleann;
A chorruil chuirteach gun fgreaddann,
Ag pór is beadurrach greann!

'S an am tighin do'n f heafgar,
Coimhf hreafgradh aon am,
Ni iad coimh-fheirm, fheamh, f hallain,
Go bailleach, bionnghobach, alloil,
A feinn go luichleafach daingiunn
A meafg uir-mheangain na n crann;
'S iad fein a beichdil go foirmeil,
Le toirm na'n organ' gun mheang.

Bidh

++ ++

Bi'dh gach créatair do laigid
Dol lé ſuigeort do 'n choill;
Bi'dh an dreathunn go balꝯont,
Foirmeil, talccorra, bagont,
Sior chuir fáilt ar a mhaidin,
Le rifeid mhaiſi.h, bhuig, bhinn;
Agus róbin d'a bheuſadh
Air a ghéig os a chinn.

Gur glan gaill-f headan richard
A ſeinn na'n cuiſlinnin grinn,
Am bárr nam bilichion bláthor,
'S an dos na lom-dharag árda,
Bhiodh 's na glacagan fáſaick
As cubhrai failidh no fion:
Le d' phuirt thriolonta ſhiubhlach
Phronnar lúthor le díon.

Sid na pairt a 's glan gearradh,
'S a 's ro eallonta roinn;
Chuireadh m' intinn go beadradh,
Clialú t f headain ma'n eadradh,
'N am do'n chrodh bhi d'a leigidh,
An ínnis bheittir 's choill;

++++

'S tu d' léig air baideil ri cionthar,
An grianan aonchaſach crainn.

Bi'dh bradan ſen-gmhear na fior-uiſg',
Go briſg, ſlinnleimneach, luath;
Na bhúidhnne tarraighealach, lannach,
Go h iteach, dearg-bhallach, earrach,
Le ſhoiſlein airgid d'a earradh,
'S mionbhreac lainnireach tuar;
'S e-fein go cromghobach ullamh,
Ceappadh chuileog' le cluain.

A bhealltuin bhog-bhailceach, ghrianach
Lónach, lianach, mo ghráigh,
Bhainneach, fhinn-mheagach, uacrach,
Obhnach, loinnideach, chuachach,
Ghruthach, ſhlamanach, mhioſrach,
Mhiodrach, mhioſganach lán,
Uanach, mheannanach, mhaoineach,
Bhocach, mhaoiſeach, lán áil!

O 's fior éibhinn r'a chluintinn,
Fann-ghéum laoigh anns a chróth!

Go

Go h uroil, miónbhallach, aluinn;
Druim-fhionn, gerr-fhionnach, fáili,
Cennfhionn, colgrafgach, cluaif-dearg,
'Tarraigheal, guaineifeach óg,
Go mogach, bogladhrach, fáfor,
'S é léim ri báirich na 'm bó!

A fhobhrach ghealbhoi na 'm bruachag,
Gur fannaigheal, fnuaghor, do ghnúis!
Chinneas badanach, cluafach,
Mao-mhín, bagonta luaineach;
Gur tu rós is fearr cruadal
A ni gluafad a h úir;
Bi'dh tu t eideadh a 's t earrach
'S cách ri falach an súl.

'S cúbhrai fáilidh do mhuineil,
A chriof-chomhchuluinn na 'n cárn!
Na d' chruinn bhabbuidion ríobhach,
Lóinneach, fhad-luirgneach, fgiobhach,
Na d' thoim ghiobbagach, drechmhín,
Bharr-bhoi, chafurlach, árd;
Timchiull thulmafan díobhair
Ma'm bi 'm biadhíonain a fás.

'S go bi froinifin boifgeoll
A thilgis foineal na 's leoir,
Ar gach lúbhghort do neonan,
'S do bharramh fhaimmirin lóghar;
Marfain is leafachan foilleir,
Do dh' fheuda-coille na'n cós,
Timchiull bhoganan loinneoil,
A 's tric an eilid d' an cóir.

'Nois treigidh coileach a ghuccag,
'S caittein bruccach n an craobh,
'S theid go mullach na fliabhchnoc',
Le chirc ghearr-ghobaich riabhaich,
'S bi'dh d' a fuiri go cúirteil
Am pillimh cúlghorma fraoich:
'S ife freagra le túchan.
(Pihuhú tha u faoin.)

A choileich chraobhaich n'n gerr-fgiath,
'S na falluinne dui',
Tha dubh is geal air miofgadh,
Go ro oirdheirc na t itich;
Muineal lainnireach, fgipi,
Uaine, flis-mhín, 's tric crom!

Gob

Gob na 'm poncunnan milis
Nach faicht a ſileadh na ronn!

Sid an tururaich ghlan, loinneoil,
A 's ard coilliog air tom,
'S iad ri bururus ſeamh, céatoch
Ann a feaſgar bog céiteoin:
Am bannal gel-ſgirteach, uchd-ruagh;
Mala ruiteach, chaol, chrom;
'S iad go h uchd-ardach, earraigheal,
Ghrian-dheareſgni, dhruim-dhonn.

*Oran a Gheamhruidh. Air fonn,* Tweed ſide.

THARRAIG grian riogh na 'm plainéd 's na réull',
Go ſign chancer Diaceadaoin go beachd,
A riaghlas comhthrom ma 'n criochnaich é thriall,
Da-mhioſ-déug na bliaghna ma ſeach;
Ach gur h e an darra, Diaſathurn na dhéigh,
A ghrianſtad-ſhamhraidh, aondéug, an la 's faid;

'S

++++

'S afin tiuntaidh e chúrfa go séamh,
Go fef-ghrian a gheamhruidh gun ftad.

'S o dh' imeich é 'nois uainn mancuairt,
Go 'm bi fuachd oir'n go 'm pill e air nais,
Bi'dh gach aon la dol an giorrad go feim,
'S gach oiche do reir dol a fad :
Struighidh luibhion, is coill, agus feur,
Na fais-bheo ion-éuguidh iad as ;
Teichigh fnodhach go friobhaich na 'n crann,
Suighfidh glaoghain an fuigh-bheatha afteachd.

Seachdaidh géagan glan cúbhrai na 'n crann,
Bha 's an tfamhradh trom-ftráicht' le meas,
Go toirleim an toradh go lár,
Go fgriofair am bárr fár gach lios.
Guilidh feadain is creachuinn na 'm beann,
Struthain chrioftoil n'an gleann le trom fproc,
Caoi na fuarain ri meacuinn go'n cluinn :
Deoch-thunta na maoifeach 's na 'm boc'.

Luidhigh brón air an talamh go leír,
Go 'n aognaich na flébhti 's na cnoic ;

Grad

++++

Grad dubhaidh caoin-uachdar na 'm blár,
Fal-ruifgte, 's iad fáillinneach bochd.
Na h eoin bhuchullach bhrec-iteach, ghrinn,
Sheinnidh baifgeonta, binn, am barr dhos,
Go 'n teid a ghlaf-ghoib ar am béul,
Gun bhodha, gun téud, 's iad nan toft.

Sguiridh búirdeifeach fgiathach na fpéir
D' an ceileiridh grianach car treis,
Cha feinn iad a maidnen' go h árd,
Na feafgurrain-chrábhach 's an phres:
Codul cluthor go'n dean anns gach cós,
Gabhail fafgádh ann frógamh na'n creg';
'S iad ri iuntrainn na 'n gathanan blá,
Bhiodh ri dealaradh o fgáileadh do theas.

Cuirir daltachan frian-bhoi na rós
Far mhin-chioch na 'n óir-dhithein beag,
Sinion guccagach lili na lón,
Na fluran, 's gheal nóinein na 'n eug:
Cha deobhlair le beachainn na 'm bruach,
Cróghaidh fuarachd car cuairt iad na fgep;
'S cha mhó chruinnicheas feillein a mhàl,
'S thar gheal-úr-ros chrann garraidh cha frep.

Téarnaidh

++ ++·

Téarnaidh bradan, is fgadan, 's gach iafg,
O t iarguinn go fia'ghrunt na'n loch;
'S go fan air an aigen dubh-dhonn,
Ann an doimhneachd na fonn is na flochd:
Na bric tharr-ai-ghealach, earr-ghobhlach fhliom,
Leumaidh mearradhs, ri ufgraichion chop,
Nan cairtealamh geamhraidh go 'n támh,
Meirbh, sábhach, o thámh u fa 'n ghlób.

Chas is ghreannaich gach tuluch, 's gach tom,
'S doite lom chinn gach fireach, 's gach glac;
Go'n d' obhraich na sí-in' feoir,
Ba lufanach, feoirneanach brat:
Thiórmaich maodhunnan, 's ruaghaich gach fonn;
Bhéic an fhairrge 's ro thonn-ghreannach gart;
'S go 'n fgreitich an duldachd gach long,
'S theid an camhlach nan long-phort a fteachd.

Néalaich paircion is meadoir go bás,
Thuit gach fáfach, 's gach aite fa bhruid;
Chiaraich

Chiaraich monaidh nan íosuil 's nan áird:
Theirig dathanan grafor gach luig:
Dh' fhalbh a faileadh, a mufga, 's a fonn;
Dh' fhalbh a maife far lompar gach buig;
Chaidh an éanlai go caoithioran truagh,
Uifeag, fmeorach, is cuach, & truid.

A fhraoich bhadanaich, ghaganaich úir,
D' am b' ola 's d' am b' fhudar a mhíl,
B' e bhlá ghrian do bhalet 's gach uair,
Go giollachd do ghruaige le fgil;
'S am mhaidin thiughair 'nuair bhoifgidh a ghnúis
Air bhuidhinnin driuchdach na 'n dril,
B' fhior chúbhrai 's go'm b' éibhinn an fmúid
So dh' eiridh far chuirnein gach bil.

Go'n theirig fudhtal'mhunn na 'm bruach;
Dh' fhalbh an cruafach le 'n trom-lubadh flat,
Thuit an t ubhull, an t firis, 's a phéur,
Chuireadh bodha ar a ghéig anns a bhad.
Dh' fhalbh am bainne o 'n eallach air chúl,
Ma 'm hi leanaba ri ciucharan bochd;

'S

++++

'S go 'm pill a grian go ſign thaurus nam
buagh,
'S tréun a bhuaghaichis, fuachd, & gort.

Theid a ghrian air a thurus mancuairt,
Do thropic chapricorn ghruamaich gun ſtad,
O'n tig ferrinn chiuinn, mheallanach, luath,
Bheir a mullach na 'n cruaitichion ſad;
Thig tein'-aeir, thig torunn na dhéigh,
Thig gailliunn, thig eireadh, nach lag,
'S cinnidh uiſge na ghlainechimh cruaigh,
'S na ghlas-léugamh, mín, fuairlicneach rag.

A mios nuarronta, garbh-fhraſach dorch',
Shneachdach, cholgurra, ſtoirmſhionach bith;
Dhíſleach, dhall-churach, chauthach, fhliuch,
chruaigh,
Bhiorach, bhuaghurra, 's tuathghaothach cith;
Dheigheach, liath-rotach, ghlíbſhlemhin,
gharbh,
Chuireas ſgiobairion fairrge na rith:
Fhlichneach, phuntuinneach, ghuineach, gun
tlás:
Cuiridh t anail gach cáileachd air chrith.

A

++ ++

A mios crattanach, casadach, lom;
A bhio's trom air an tsonnbhrochan dubh;
Churruiceach, chasogach, lacunn is dhonn,
Bhrísneach, stocainneach, chom-chochlach,
thiugh;
Bhrógach, mheattagach, pheiteagach bhán,
Iomacach, aranach, chaiseach, gun ghruth;
Le miann bruthaiste, mairt-fheoil is cál;
'S ma bhio's blá nach dean tair air gné stuth.

A mios brottogach, toitteneach sóigh;
Ghionaich, stróthoil, fhior gheocoil go muic;
Littich, lághanaich, chabbaistich chórr,
Phoitich rómasaich, róiceoil go sult:
'S an taobh-amuigh go do thudh sinn ar com,
Air an fháilidh gheur-tholltach gun tlus,
'S féadar dram ol mar línnige cléimh,
A ghrad fhadas tein'-eibhinn 's an uchd.

Bi'dh greann dhubh air cuid mor do 'n
Roinn-eorp,
O lagaich sgéamh órdha do theas,
Do fholus ba fhólas ro mhór,
Air fragharc air lóchrann geal deas;

++ ++

Ach 'nuair thig e go gemini a rís,
'S a lainnir 's gach ríoghachd go 'n cuir,
'S bui ſoilſen na 'n coirein 's no meall,
'S riochdoil ſiobh na 'n oir-pheall air a mhuir.

'S theid gach ſalmadair ball-mhaiſeach úr,
An crannaig, chúbhrai chraobh-dlúdhuilleach
cas,
Le 'n ſeol féinn a ſheinn hymns 's a thoirt cliu,
Chiunn a phlanaids' a chúrſadh air nais:
Go'm bi coiſhir air leth anns gach géig,
An daſcabh éibhinn air ré-ſhlios na 'n ſlat,
A toirt lag íobuirt le 'n ceileir' d' an triadh,
Air chaol chorrabh an ſgiath anns gach glaic.

Cha bhi créatair fa chupan na ſpéir,
Sin nach tiuntaidh ri ſpérid 's ri 'n dreach,
'S go 'n toir Phébus le buaghan a bhlàis,
Anam-ſàs doibh is càileachdan ceart;
'S ni iad aiſ-éridh choitcheann a 'n uaigh,
For na mhiotaich a fuachd iad aſteachd,
'S deir iad (guiliog-doro-hidola-hann,
Dh 'ſhalbh an geamhradh 's tha 'n ſamhradh
air teachd.)

++++

*Oran na Fineachan Gaidhealach.*

A Chomuinn ríoghoill rúnaich,
Sar úbhlachd thugabh uaibh,
Biodh ar roiſg gun ſmuirnein,
'S gach cri gun tréas gun lúb ann;
Deoch-ſlainte S—— S——,
Go muirneach cuir mancuairt!
Ach ma ta gíomh air bioth 'n ar ſtamaic,
A chailis naomh' na truaill.

Lion deoch-ſlainte T——;
A mhéirlich ſtràic a chuach;
B' í ſid an íocſhlaint' àluinn,
Thaithbheotaichidh mo chàileachd,
Go d' a bhiodh am bas or'm,
Gun neart, gun àgh, gun tuar.
Riogh na 'n dúl a chuir do chàmhlaich,
Oir'n thar sàl ri luas.

O! tog do bhaideil àrda,
Chaol, dhionach, ſhàir-gheal nuagh,

++++

Ri d' chrainnghri bídheargh, làidir,
Go taisdeal na 'n tonn gàireach;
Tha Eolus ag raitin
Go seid e rap-ghaoth chruaigh,
O'n aird an air; 's tha Neptun dílis,
Go mineachadh a chuain.

'S bochd ata do chairdion
Ag ro mhead t fhàrdail uainn;
Mar àlach mao gun mhathair;
No beachainn bhreac a ghàrraidh,
Ag sionnach 'n deis a fàsaich,
Air fàilinn feadh na 'm bruach.
Aisig casagach le d' chamhlàch,
'S leaghais plàigh do shluaigh.

Tha na dee ann an deagh rún duit:
Greas-ort le súrd neamhmharbh,
Thar dhronnag na 'n tonn dú'ghorm,
Dhriom-robach, bharr-chas, shiubhlach,
Ghleann-chlaghach, chenn-gheal, shughdhlú,
Na mothor cúl-ghlas, garbh;

Na

++++

Na cuan-choiren greannach, ſtuagh-thorth-
ach,
'S crom-bhileach, molach, falbh.

Tha muir is tír choimh-re dhuit,
Mar dean u fein a ſearg;
Doirtidh iad na 'n ceudamh,
Na 'n laomabh tiugha, tréuna,
A Brittinn, is a Eirinn,
Ma d' ſtandard breid-gheal dearg:
A ghaiſri ſgaitteach, ghuineach, rioghcil;
Chréuchdach, fhíor-luath, gharg!

Thig do chinneadh féin ort,
Na tréin-fhir làomſgair gharbh,
Na 'm bearaichibh go reubadh;
Na 'n leoghainnimh go creuchdadh;
Na 'n nathraichibh graid-léimneach,
A lotus géur le 'n calg,
Le 'n gaithimh faobharach, rinn-bheurra;
Ni mor éuchd le 'n arm'.

Na 'm braittaichimh làn éidichde,
Le delis géur gun chealg,

 Thig

Thig Donullaich, nan déigh ſin;
Choi'-dílis duit ri d' léine;
Mar choin air faſdadh éile;
Air chath-chrith géur go ſealg;
'S mairg naimhde dó 'n nochd iad fraoch,
Long, leoghann, craobh, 's laimh-dhearg.

Go neartaich iad do champa
Na Caimpbeulaich go dearbh,
An Diuc Earraghaidhealach mar cheann orr',
Go móralach mear prionnſoil;
Go b' e bheir air iunſaidh,
B' e ſid an tionſgnadh ſearbh,
Le lannamh lotach, dú'ghorm, toirteil,
Sgoltadh chorp go 'm balg.

Go tairbiartach, glan, caiſmeachdach,
Fior tharttarach na 'n ranc,
Thig Cluaini le chuid Pearſonach,
Go cuanna, gleuſda, graidbherteach;
Le ſpainnichimh tennbhertichte,
'S cruaigh feid ri ſcailcidh cheann;
Bi'dh ſuil d'a dortadh, 's ſmúis d'a ſpcalltadh,
Le ſgealpaireachd ar lann.

Druididh

Druididh ſuas ri d' mheirghe,
Nach meirbh an am an àir,
Clanngbill-leoin nach meirgich
Airm ri uchd do ſheirbheis;
Le 'm brataichoin 's ſnuagh feirg orra,
'S an leirg mar thairbh gun ſgàth:
A foirne, fearoil, niomhoil, arroil,
'S builleach, allamh làmh!

Go tig na ſiurain Leodach ort,
Mar ſheochdain 's eoin fa ſpaig;
Na 'n tuireamh lannghorm, tinniſneach;
Air chorraighleus ſtrép gun tiomachus:
An réiſimeid fior ionnolta,
'S fàth gioraig dol na dail;
Am bi iomad bóchdan fuilteach, foirmeil,
Theid le ſtoirm go bàs.

Thig cuirinnin Chlannchamſhroin ort,
Theid meanmnach ſios na d' ſpàirn;
An fhoirionn ghuineach, chaithrimeach,
'S neamhfhiobhach an am tarruige:
An lainn ghlas mar laſair dealanaich,
Go gearradh cheann, is lamh;

++ ++

'S mar luas na dreige, 's cruas na creige,
Chluinnte ſgreid na 'm cnamh.

Gur cinnteach dhuibh d'ar coinneachadh,
Mac-coinnich mor Cheanntſaii';
Fir laidir, dhana, choinneolta,
Do'n fhior-chruaigh air a foinneachadh,
Nach gabh fiobh no ſomultachd,
No ſgreamh roi' theine bhlàr;
'S iad go nàrach, fuileach, foinni,
Ar bhoil go dol na d' chàs.

Gur foirmeil, pró:ſeil, órdoil,
Thig Tóiſeachain na 'n ranc,
Am màrſail ſtàtoil, cómhnurt;
Go piobach, brattach, ſrólbhui:
Tha riogholachd is mórchuis,
Gun sóradh anns 'n dream:
Daoine laidir, neartor, crodha,
'S iad gun ghó, gun mheang!

Thig Grantaich go ro tharttarach,
Neamhfhadbheirteach do d' champ

Air

Air phrioblofgadh go cruadal,
Go fnaidh cheann, is chluas diu;
Choi-niomhoil ris na tígiribh
Le fechdri díanmhear, dàn',
Chuiris iomad fear le fgreidil,
'S a bhreabadaich gó làr.

Thig a rís na Frifealaich,
Go fgipi le neart garbh;
Na feochdamh fíor-ghlan, togarrach,
Le fuathas bhlar nach bogaichar;
An comhlan fearradh, cofgurrach,
'S mairg neach do nochd iad fearg;
A fpuir ghlas ag dlús an dérich
Bi'dh nan éilibh dearg.

Nan gaifri ghaifgeil, lafgurra,
Thig Lachunnaich gun chàird;
Na foigh'dibh dearga poinfeonda;
Go claidheach, fgiathach, cuinfearach,;
Go gunnach, daggach, iunfaichte,
Gun chuntus ac' air àr:
Dol nan deannamh 'n aodainn pheileir,
Tiochd o theine chàich.

++ ++

Gabhaidh pàirt do t iorghaills',
Clann-fhionnoin 's oirdheirc càil:
Mar thuinn ri tír a ſior-bhualadh;
No bile laſrach dian-loiſgeach;
Nan treudamh luatha, ſior-chonſach,
Thoirt grioſaich air an nàmh:
A dream chathach, Mhuileach, Shrathach,
'S maith go ſgathadh chnamh.

'S mór a bhio's ri corp-rúſgadh,
Na 'n cloſaichin 's a bhlàr,
Fiaich anns a roccadaich,
Ag itealaich, 's ag cnocaireachd;
Ciocras air na coſgurrach,
Ag ól 's ag ith a sàth.
Och 's túrſach fann a chluinntir mochthra,
Ochanaich na'n àr!

Bi'dh fuil is gaor d'a fhuidridh ann,
Le lú-chleaſan ar làmh;
Meangar cinn, is dúirn diu;
Gearrar uilt le ſmúiſri;
Cioſnaichir ar biui,
D'an dúbhloſgadh, 's d'an cramh;

Crúnar

++ ++

Crúnar le poimp T——— S———:
'S F——— P——— fa ſhail.

---

*Oron nuagh. Air fonn, Choille-chraggaidh.*

THA deagh ſtoiſgeul feadh na 'n garbh-
chrioch,
Súrd air armamh comhraig;
Urid ri dairirich deanamh thargaid'
No 'n dual ball-chruinn boidheach;
Chui na feargabh le cam earraghloir,
Sluaigh fior chealgach S———,
O's ſgeul dearbha thig thar fairrge,
Neart ro gharbh d'ar ſòirin.

Thig thar ler le gaoi anoir oir'n,
Toradh deal ar dòchuis,
Le mhílte fear, 's le armamh geal,
P——— ullamh, mear, 's è dòchaiſgt:
Mac R —— S——, T——— S——;
Oidhre a c—— th' air fògra;
Go'n dean gach Brittinnich làn ubhlachd,
Air an glún' d'ā mhòrachd.

Ni

Ni na Gaidheil bheodha, ghafda,
Eri bhras le fròlamh;
Iad na ciadabh uim' ag iathadh,
'S coltos dían chuir gleois orr':
Gun f híobh 's iad fiata, claidheach, fgiathach,
Gunnach, riaflach, ftròichdeach,
Mar chonofadh leoghannabh fiadhuich,
'S acras dían go feoil orra.

Dèanamh ullamh chum ar turuis,
'S biobh guineach, deonach;
So an cumufg, am bi na buillion,
An deantar fuil a dhòrtadh:
Och a dhuin' is flionor curaidh
Is fior fturroil còimhftri,
A leigir far eille mar chuillein,
Dh' fhaotainn fuil air S——— !

'S ioma neach a theid air ghaifgidh,
Tha fíor lag na dhochus,
Gos a nochdar ftandard bratdhearg,
An R—— chearts' tha òir'ne,
Go do bhiodh e na fhior ghealtair,
Gur cruaigh rag go bhròig e,

Ceart

Ceart chomhgairge ris an laſair,
A loſgadh falbhuain eorna.

Mhoir is ſgairteoil, foirmeil, baggont,
Gaidheil ghaſta, chrodha;
Gach aon bhrattach ſíos do 'n bhaiteal
Le 'n gruaigh laiſde róiſ-dearg;
Iad gun fhiomh, gun fheall, gun ghaiſidh;
Rioghoil, beachd-bhorb, proiſeoil;
Go neamh-lapach ri rinn gaiſgidh,
Spàinnich ghlas nan dòrnamh.

'S binn linn plapraich na'm breid brattach,
Stranntraich bras ri mòr-ghaoi,
An glachdamh gaiſgeich na'n cèim ſtaideoil,
Is ſtuirteil, ſcairteil, móiſion;
'S lann ghorm ſgaiteach, do ſhàr-ſhlachdan
Geur go ſrachdadh ſhròn' aige,
Air bac cruachain an fhir bhraſtaich,
Go cuir tais air fògra.

'S furbi tailceont, 'ſcumpa pearſa,
Treun-laoch ſpracoil, doid-gheal;

Piob d' a ſpalpadh, ſuas na achlais,
Mhoſglas laſan gleois duinn ;
Caiſmeachd bhras bhinn, bhroddadh aigneadh;
Go dian chaſguirt ſloigh leis ;
Chuireadh torman a phort baiſgeoil,
Spioraid bhras n'ar póramh.

Bíobh ſuntach, luthor, bèumach,
Sgrioſach, geur go feolach,
'S bi'dh Mars creuchdach, cogach, reuback,
Anns 'n ſpeir d' ar feoladh :
Soirbhichidh gach ni go leir libh,
Ach ſibh-fein bhi deonach ;
Marſailibh gun dail, gun eiſlein,
Luthor, eattrom, ceolor.

Marſailibh, gun fheall, gun airſteal,
Gach aon bhrattach bhoidheach :
Guideachd ſhuaicheonta na'm breacan,
'S maith go caſg na torachd :
'Nuair a ruiſgis ſibh na claiſich
Bildh ſmuis bhreac feadh feoir libh ;
Gaorr, is inchinne na ſpaddul,
'S na liath-ſhad feadh mointich.

Sliochdraich

Sliochdraich, slachdraich, na'n cruaigh
shlacan,
Freagra basgur shiunnsor;
'Nuair a theid a ruaig gun stad libh
Gur a fad a chluinntir,
Feiddrich bhluillion, scoltadh mhullach,
Sios go bun an rumpuill;
Ruaig orr' uile mar mhoim tuile;
Chui cha 'n urr' iad tiunntadh.

'S ioma fear a dh' oladh lionta,
Slainte an R——— s' tha oir'ne,
Spealgadh ghlainichion ag griosaich,
'S é cur beinn air S———;
Ach 's onaraiche anois an gniomh,
Na cuigceud mile bóla;
'S fearr aon fiola a dh'fhuil 's an fhrí,
No galoin fhíon air bhórdamh.

Dearbhaidh bechdi sibh bhi ceart d'a,
Eri grad le'r slóghamh;
Gun ar maain, clann, no beirteas,
Chuir stad-feachd n' ar dóchus;

Ach gluafad intinneach, luath, einnteach,
Rioghoil, liont' do a mhórchuis :
Mar an raithneach a dol fios duibh,
Sgriofadh dían luchd cleóchdan.

Ar ceathairne ghruamach, niomhoil,
Lán do mhire cruadail ;
'S mifg dhearg chatha, go bárr rath orr',
'S craobh dhearg dhath nan gruaighimh ;
Iad gun athadh fios le'n claidhin
Ri fior fgathadh chruachdan:
Lotar dearganaich le'r gaithin,
'S le'r fior chrathadh cruaghach.

'S beagan fluaigh, a 's tric thug buaigh,
An iomuirt chruaigh a chomhraig·
Deanaimit gluafad gun dad uabhuinn,
'S na biodh fuathas oir'ne :
Deirtidh uaiflion an taobh-tuath,
Mac-fhíom na ruag, 's Diuc-Gordan,
Le marc-fhluagh a 's nuarrai gruaim ;
'S ruaim aimhi fhuar nam poramh.

*Moladh*

*Moladh oir piob mhoir Mhic-cruimein, d'an ainm an oiseach. Air fonn, Mairi nian Deorsa. Tha chead cheathramh, mar go'm b' ann air a dheanamh leis a phiob do'n ughdar.*

---

'S ioma Baintighearn' bha spéseoil,
Ma'n chéile bh' ag Móraig;
Go'n áirir me-fein diu,
'S gach te tha d' am sheorsa:
Mhol e phiob anns gach gríd,
A b' fhearr a prís cheolor;
Na buaghannabh móra;
Ma gaisgidh ri cómhrag:
O! fhad bhio's bíog, no aon díorr;
Na gne chlí, am chomhradhs',
'S gun an fhorc a bhi m' mheoiribh,
Go mol me ri m' bheo u.

Lium a 's muirneach 'n am éri,
Cruaigh sgal éibhinn do sgórnain;
Anail beatha do chréafoig,
D' a sèididh roi' d' phóramh;

++ ++

Cinnidh as, port nach tais,
Lán do thla hd ſog-hradhach,
'S e fonnor mear boidheach,
Go h inntineach lóghar:
Ceart is blas, ciaſmeachd bhras,
'S úrlar cas comhnart,
Gun raſgaich, gun chrònan,
Gun ſlagh'daireachd mheoirion.

'N am do 'n ghrèin dol na eididh,
'S tric leat èri a d' ſheomar,
Go truſcanach ċèatoch,
'S ribin gle-ghrinn do 'n tſròl ort:
T ard ghlaodh ſuas, ſgairteoil fuaim,
Maidin fhuar ròta;
Dhol 's an ruaig chomhraig,
Bheirt' a ſluagh beo leat:
Gur ſpreodadh cruaigh, t ailiarms luath,
Neach is tuar gleois air:
Go 'n toir me-ſhín boidion
Go mol me re m' bheo u.

Corp mionchraicneach glè ghlan,
Lán do ſhèideagan cruadail:

Do

Do chead ſgairt, neartor, cattrom,
Moſglaidh ceudan o fuar-ghreann;
Le mór ſgairt, theid go grad,
An airm 's am brat buailte,
Le foirmeolachd uallach,
'S craoibh-feirge nan gruaighimh;
Spainneach glas cúil na 'n clais,
Siar gach bachd-cruachain,
Grad-ullamh go tuaſaid,
Le ſgal ſiunnſoir d' am buairidh.

'S mór tha mhaiſe 's do mhiſnich,
'S do dheagh ghiſtin na t úrluinn:
Próiſeil, ſturtoel, fior ſgippi,
'S gur neamh-mhiota cur giuig ort:
Goic nam buagh, 's ághor gruaim,
A dh' fhágus ſluagh créuchdach,
Go marbhadh, 's go réubadh,
Le caithrim na 'n géur lainn:
Píob 's i ſuas 's díonach nuall,
Miarchruinn, luath, leumnach;
Toirm thriolonta bhlaſda,
'S fior bhaſdalach béicil.

'Nuair

++++

'Nuair a nochdor a bhrattach,
B' ait linn basgur do shiunnsoir;
Le d' bhras shiubhlaichion crappach,
Teachd le craittraich o d' chruinnlu,
Caismeachd dhiú, 's pronnmhion lú,
Teachd le rún réubaidh,
Ghearradh smúis agus fhéithin,
Le d' sgolaghaoir ag éibheach;
Co do 'n tsluagh nach cinn luath,
Fa d' spor cruaigh gléusta?
Cha 'n eil anam an créafoig,
Lan do mhisnich nach séid u,

Chuiridh crappraich do bhras mhear,
Gach aon aignidh go cruadal:
Do thorman dionach le lasgar,
Aird-bhinn chaismeachd an fhuathais.
Lús is spíd, luas le clí;
'S mór neart fior chuanda,
Go sathadh, 's go bualadh,
'S go cuirp chuir an uaighimh:
Béic na 'm píob, si chuir díth,
Sior sgrios gniomh-luaineach:

Riabh

Riabh ri h uchd bualaidh,
'S crann aghor 's an ruaig u.

Molam ceol agus caismeachd;
Crann taitneach mo rúins' u;
Chuiridh t iolach fa d' bhrat-bhreid,
Rinn-cholg gaisgidh n' ar suilin.
Riogh na 'n ceol, 'n am na slógh,
Bhi na mór eididh,
Go stroiceadh, 's go reubadh,
Chuir chorp as a cheile:
Ri h uchd gleois 's bras do mheoir,
Le t anafadh ghloir-ghleusta,
Dol-arnadhairt go sgairteil,
'S leanailt bhras 's a retreuta.

Rinn u Oinid do 'n chlársaich,
Searbh mar rácudul fíghlion:
Ciuil bhochd, mhosgaideach phrámhoil,
Air son shean daoin' is nionag:
Ri h uchd goil, b' fearr aon sgal,
O d' thuill mhear fhíenolt,
D' am brosnadh 's d' an gríosadh,
Ann an caithrim thoirt gríosaich:

Toirm

Toirm ho tholl, phronnadh phonc,
Cruinn-chruaigh lom-dhionach:
B' fearr 's an am ſin do bhrothluine,
Na uile oirfeid na crioſtachd.

Torman ſiubblach dhes ſáinneach,
'S miiis gáirich is crónan:
Búirein cuilc is binn ard-ghaoir,
Teachd o fhaſlaichion céol-chaol:
Siunnſor donn, 's foirmeil fonn,
Sgiobhach bonn, re-ghrinn,
Gun ghaiſidh, gun ótus,
'S rifeid gheur chomhnurt:
Brat min trom, plapraich crom,
Shioda lom cróidhearg,
Mar ſhuaichiontas comhraig,
'S é ſtrantraich ri mor-ghaoi.

B' ait bhi 'g amharc na t éadann,
'N am bhi ſeididh do ſhroine:
Tha Mars gaiſgeil na éididh
Ri ſior ſhéitrich fa d' choitin.
'Nuair chuirir ſuas do ghlaogh cruaigh,
Roi' 'n bhraſ-ſhluagh choímh-ſtraitbeach,

Cinnidh

++++

Cinnidh daoine na leoghannabh
Fuileachdach beodha;
Bi'dh bras ruaim, ghuineach ruagh,
Anns gach gruaigh fheolor;
'S le mor lasgar do bhuas-phort,
Cha 'n ath iad bhi deonach.

B' e sid an gothadh fior ladhach,
A dol air naghart 's a mhársail;
Ann d' chorp cumail stadhaidh,
A dol fradharc do námhad:
'S ioma fear, bheir fa neàr,
T fhacaill mhear, ghrásor,
D' a spreódadh 's na blaramh,
Le mear-ghaoi do mhalaidh:
'S robhadh trom, gach aon phonc,
Thig o d' chom gàireach;
Síor bhrosnachadh teine,
S tarraing sgeinneoil air chláidhin:

Chuiridh tusa le d' bhuagan,
Gaoir dhearg chruadail 's gach inntin:
Shiubhla tu le d' thoirm uallaich,
Gach ball-uasal 's cha díobair:

Dhamhsadh

Dhamhíadh bras, ar thoirt as
Le fior bheachd míochuis,
Gach cri a bhio's ríoghoil,
Na 'n comabh gun díbleachd:
Theid air ghléus, gach aon chré,
Le misg-chath ghéur, dhílis;
'S le brosdadh do bhras-phort,
Go 'n casgradh iad míltion.

Gur a suibsec fior thorrthach,
Corp sothghradhach na píoba;
Lom-lán loinne ma broilleach,
Sios go coileir a fídeig:
Buill do chuirp sheinneas puirt,
Le Ceol-stuirt bhiogoil;
Roi' t ochd uinneogon síonolt,
Thig arm-chaismeachd na míli:
'S toirm do bruit, ri fior chluich,
Am barr do dhuis ríobhaich:
Seoid a mhosgladh na 'n gaisgeach,
Le foirm bhras-phort d' an gríosadh.

'S coimh-tiudh gach orraichion séitreach,
Ma d' ghnúis cheatoich a bórcadh,

Ri

Ri meanbh-chuileogon céiteoin,
Ma bhoc a récill air lónan:
Gradh do chom, choiſneas bean,
Le d' ſhreth tholl ordoil,
Teachd na thailmich bhinn, bhoidheich,
Reimh ochd dhorſa do ſheomair;
Muineal crom, phronnas pronn
Puirt, le fonn combraig:
Clia a 's tartarach tadhal,
Breabbraich, ſtaghadh, is móiſin.

Suas 'nuair niotor do ſpalppadh
Ann an achlas do chéile;
Roi' d' chaol ghaothaire ſnaſor,
Gao na d' phearſainn d' a séideadh;
Meoir na rith air bhalla-chrith,
'S iad ri frith-léimrich
Air ſiunſor donn gleuſta,
'S binn goithlim a chléibh ſin;
Dearraſan bruit, gaoirich duis,
Gun tuiſleadh d' a bheuſadh,
Air ſlinnen borb an fhir-bhrattaich,
Gathan gaſd agus bréid ris.

++ ++

An crann ma 'n crannaich na céudan,
'N am cruaigh gheur thoirt a truaillibh,
Lan airm agus eididh,
Ghuinneach, ghleusta, go cruagh-chúis:
Crith go féim, air gach treiun,
Lán do shéid ghruamaich,
Le d' lasagan buaghach,
'S parradh as-caoin 's na sluaghamh.
Mars na léim anns a spéir,
Air each dearg cèum-luaineach,
Na laimh a chlaidheamh d' a chrathadh;
'S misg-chatha na ghluasad;

Mhoire 's ionmhuinn lium féin u,
Seach an céile bh' ag Deorsa;
A bhan-chruimeneach bhéusach,
Mhaiseach, bhréid ghlan gun ótus:
Bean gun bhéud, 's i gun eud,
Lan do shéid shólais,
An geal-ghlaccamh t fhir phosda,
D' a d' chriondadh, 's d' a d' phógadh:
O! 's forton cruaigh nach bheil t fhuaim,
Am chluais feadh 's ba bheo me:

Ceol

++++

Ceol is caifmeachd mo chríodhs',
A bhain-fgiathanach ghlórmhor !

*Oran riogheil a bhottuil. Air fonn,* Let us be jovial, fill our glaffes, &c.

Bidhmit súbhach, 's ólair deoch linn,
Ofnaich 'n ar focbur cha támh,
Na fmaointich'mit ar bochdainn,
Fhad 's a bhio's an copan lán.

'S airticil mór do chreud Bhachuis,
Creidfinn go ceart anns an dram;
'S leanailt air bhi 'g ól go súrdoil,
Gos an cinn ftúirdein 's a cheann.

Olaimit glainichion lána,
Air flainte an tSeumuis ata uainn;
Cuirimit da fhlaint' an cáraid,
Tofda a T——— ftráic a chuach.

Ma 'ta ftamac anns a chuideachd,
Nach díleidh a chuids' d' ar míann,

++++

Siapadh é 'mach as ar carabh,
Mar go caruinnichd e síol.

Cuireadh ar cupachan farſta:
Aiſig cas an corn mancuairt:
Faicir éibhinneachd air laſadh,
Le ſíor ſgairt 'n ar beachd, 's 'n ar gruaigh.

Biodh ar crioghachan a damhſa,
Linn an dranis' a dhol na thruaill,
Mar go 'm bímit 's a cheart amſa,
Dol do 'n champ a dh'fhaotainn buaigh.

Do'n digh' bhrioghor, neartor, bhlaſda,
'S mílſe no mil bheach go póit,
Líon a ſoidheach ſin amach dhuinn,
Do 'n ſtuth bhlaſdor ſin 's a ſtop.

Seinnir órgain, bèumar ſtuic dhuinn;
Crúnaimit le cup an Rí;
Canain gach dainginn a béicill,
Bi'dh tein'-èibhinn anns gach tír.

Do 'n iocſlainte naomha ſin, Bhachuis,
Cuir buideal pailt d' ar coir,
Go'n tairgimit íobuirt thaitneach,
Do Dhia creachach ſin an óil.

'S ioma fearſta ſalachi tlachdmhor,
Tha 'm mac na brach ri luaigh;
Rinn ſin e na leannan do mhíltion,
'S na mhilſein priſeil do 'n tſluagh.

Sgolaidh e ghruaim ſar a mhuigein;
Ni e ſiudhuntach fear cruaigh;
Ni e cruadalach fear gealtach,
Gos an teid e feachd no 'n ruaig.

Ni e cainteach a fear toſtach;
Ni e broſgulach fear dúr;
Ni e ſuireach a fear nárach;
'S fágaidh e dán' a fear diuid.

'Nuair theid e 's a mhala ſhoiſgeil,
Tairnidh e moiſein go cliu;
'S foſglaidh e na glaſa díobhuir,
Deir mac a mhiothuir nach ſiu.

Ni e pogach a fear ailleont
Nach fuilgeadh cailin do chóir;
Sparraidh e damhs' anns na caſſabh,
Nach d' rinn riabh aon ſtap d' an deoin.

Fagaidh e neamhſhantach acrach;
Toinnidh e cas a fear ſlim;
Bheir e caitein air fear ſlemhin;
'S ni e ſpreadhoil a fear tiom.

An t airgid a bha d' a ſticleadh,
'S a ſporan na chripleach riabh,
Bheir a relíoſ dh'a a príoſon,
Le fuaſgladh cruaigh-ſhnim na 'n iall.

Ni e aoigheoil a fear doichleach;
Ni e ſocharach fear teann;
Ni e duin'uaſal do 'n bhalaoch;
Ni e fathromach fear fann.

Ni e ſaor-chriodhach fear duinte,
'S faoiſididh e rún a chrí;
Creididh an lag gur a laidir,
Gos an dearbh e chail 's a ſtrí.

++++

Tairnidh e mu'ad go aiteas;
Tiuntaidh e airſteal go fonn;
Mionach na ſporan go ſpoil e
Le ghob biorach chriomas lom.

Thigeadh meanmna, 's falbhadh airſteal
Air chairſtealabh auinn do 'n Róimh;
Seinnmit órain cheolor, ghaſda,
Shuntach, bhras, nach lappach gloir.

'Nuair bheirir a bottul a ſtaippeal,
'S a chromar ri cap a cluas;
'S eibhinn a ghogoil la carraich,
Cogur ſearraig ris a chuaich!

'S mils' no ceilearadh ſmeoraich,
Le luinneag ceolor air géig,
Creattraich ſhrideagach do ſgórnain:
Crattan a 's bóiche fa 'n ghréin!

'S binne na luinneag eoin-búchuinn,
Bhiodh ri túchan am barr thonn,
Guilig do mhuineil is giuig ort;
Cuiſle-chiuil a dhuiſgeadh fonn.

++ ++

'S binne no cluig-chiuil ad Ghlas'cha,
T fhuaim le baſtul dol 's a chórn;
Sid an fhailt' a ghleuſadh m' aignidh,
Mac na brach a teachd le póig.

Líon a ſuas an tſlige-chreachainn;
Cha 'n ion a ſeachnadh go dram:
'S olc a Ghailic orr' an creachann;
An tſlig' a chreach ſinne a t' ann.

'S binne t eaſraich dol 's a chupan,
Copadh uſgraichien go d' bhéul,
Na coimh-ſheirm organ' is chruition,
An talla druite le 'n cuid téud.

'S binne no ceol coillich choille,
Bhiodh ri coillig air an tom,
Dúrduil a bhottuil ri glaine;
Crónan loinneoil thailleadh bonn!

Teicheadh liun-dubh as ar communn;
Falbhadh gainne; 's pailt ar n ór;
Na biodh ſpéuclair oir'n go ganntar,
Fheadh 's a bhio's an dram 'n ar ſróin.

Olaimit

Olaimit fınn-fhín a h ainbhfhioch,
Le macmeanmn' a brandi fhuair,
Dh' ain-deoin ceannaichd, 's afgul earraich,
Cúram fparraimit 'n a h uaigh.

'S an tobar fhlánaiche fin Bhachuis,
Fathraig'mit uile ar ciall;
Cha fpioraid bheag, bhochda, chruipt'
'S dòcha cuid bhi aca 's fíoch.

Biodh ar ceann'aigh uile an ceart-uair,
Chomh-ruiteach ri dreach na 'n ròs,
'Nuair a theid ar fuil air ghabhail,
Le beirm ladhaich Mhic-an-toís.

Gur dionnfaireach, fpiofuirneach, t fhaileadh,
'S teaf-ghradhach do fhnag roi' m' chliabh;
Fadah blàis air feadh mo mhionaich;
Gur ro mhioragach do thriall.

Gur guccagach, coilleagach, brifg-gheal,
Bruicheoil, neimh-mhifgeach do thuar,

'N a d' ſhlambruinnibh crioſtoil a dòrtadh,
Ri binn-chronanaich am chluais.

Sgaoilimit o altair Bhachuis:
A chleirich taiſg a chailis uat;
Dh' fhalbh ar fuachd; 's ciod e 'ta dhí oir'n?
Thugaimit baiſe crion do 'n tſuain.

Ach freſdil ſinn air ghairm na maidne,
Le t ioc, 's le d' bhalom lan b'iuagh,
'S thoir dhúinn aon ghloic-nid 'n ar leaba,
A bheir crith-chlaiginn oir'n mancuairt.

---

*Oran a rinneadh do bhail' arrait ann an Ard-namorchuan, do 'n ainm Coire-nhuilinn, agus do dh'aultan a tha rith roimh a bhaile ſin, do 'n gairir, Ault-an tſiucair. Air fonn,* The laſs of Patie's mill, &c.

Dol thar Ault-an-tſiucair,
A maidin chúbhrai chéit,
'S paidiren geal dlú chneap,
Do n' driúchd ghorm air an ſheur,

Bha

++++

Bha richard 's robin-brú-dhearg
Ri ſeinn, 's fear dhiú na bheus;
'S goic moit air cumhaig chúl-ghuirm,
'S (gug-gúg) aic' air r ghéig.

Bha ſmeorach cur na ſmúid dhith,
Air baccan cuil lea fein;
An dreadhunn-donn go súrdoil,
'S a rifeid chiuil na bheul;
Am briccein-beith' is lúb air,
'S e 'g gleuſadh lú a théud;
An coileach-dubh ri dúrdan;
'S a chearc ri túchan ré.

Na bric ag gearradh ſhúrdag,
Ri plubraich dhlú le cheil',
Taoibh-leimnich mear le lu'-chleas,
A búrn, le múirn ri gréin;
Ri cabbadh chuileog' ſiubhlach,
Le 'm briſtidh lúthor féin:
Driom-lann-ghorm, 's ball-bhreac giuran;
'S an lainnir-chuil mar léig.

Mil-dheocladh

Mil-dheocladh ſheillein ſtrianach,
Le cronan 's ſiata ſtrann,
'N an dithimh baglach, riabhach,
Ma d' bhlaithibh grianach chrann:
Straibh-dhriucain dhonna, thiaichdi,
Fa ſhinion ciochan t fheoir,
Gun thiochd-ain-tír no bhiadh ac',
Ach fáilidh ciatoch rós.

Gur milis, briſg-gheal, búrn-ghlan,
Meall-chúirneineach, 's binn fuaim,
Bras-ſhruthain Uilt-ain-tſiucair,
Ri torman ſiubhlach luath:
Gach bioloir, 's luibh le 'n úr-rós'
Ag cintinn dlú ma bhruaich;
'S e toirt dhoibh bhuagan súghor,
Go 'n ſui'bheathachadh mancuairt.

Búrn tana, glan, gun ruaghan,
Gun deathach, ruaim, no ceo,
Bheir anam-fáis, is gluaſaid,
D'a chluanagan ma bhórd.
Gaoir bheachainn bhui, 's ruagha,
Ri dioggladh chluaran óir,

'S

++++

'S cir mheala d' a chuir ſuas leo,
An ceir-chuachagan 'n a ſtóir.

Gur sólas an ceol cluaiſe,
Ard-bhairich buair ma d' chró:
Laoigh chenn-fhionn, bhreac, is ruagha,
Ri freagra nuallan bhó;
A bhain-áireach le buaraich,
'S am buachuill' dol d' an còir,
Go bleoghun a chruidh ghuaill-fhinn,
Air cuaich a thogus cróic,

Bi'dh lóchrainn mheal' a lúbadh
Na ſrábh, 's bru air gach géig,
Do mheaſabh milis cúbhrai,
Na 'n ùbhlun 's na 'm péur:
Na duilleogan a liugadh,
Is fallus cùil diu féin;
'S clann ag gabhail tùchaidh,
D' an iomailich dlù le 'm béul.

B' e cronan t eaſſain ſrùluich,
An dùrduil mhùirneach mhaidh;

++ ++

'S do bhoirchibh daite, ſgùm-gheal,
Tiugh, ſiùranach, dlu, tlá:
Le d mhantull do dheallt ùir-mhin,
Mar dhùradh cùil ma d' bhlà:
'S air calg gach feoirnen dùir-fheóir,
Gorm niamhainn dhriuc a fás.

Do bhrat lan ſhraddag' diamond,
Do bhraon ni ſoils' air lár;
A charpet 's gaſda foineal,
Gun a coi'-fine Whité-hall:
Ma d' bhearradh gorm-bhreac coillteach,
Ann chinn a loinn le ál,
Na ſobhraichien mar chaillibh,
Na 'n coilleiribh na d' ſgá.

Bi'dh guilig eala a túchan,
'S eoin bhúchuinn am barr thonn,
Ag inbhir Uilt-ain-tſiucair,
Snamh lú'-chleaſſach le fonn;
Ri ſeinn go moiteoil, cuirteoil,
Le muineil-chiuil, 's iad crom,
Mar mhála píoba 's lùb air;
Ceol aoiſi, ciuin, nach trom.

++ ++

'S grinn an obhair ghrábhail,
Rinn nádor air do bhruaich,
Le d' lurachain chreabhach, fháſor,
'S am buicein bhán orr' ſhuas:
Gach ſaimmir, neoinen, 's máſag,
Min-bhreachd air làr do chluain;
Mar réullain róit an dearſadh,
Na ſpanccain áluinn nuagh.

Bi'dh cruinn, 's am bárr mar ſgárlaid,
Do chaorabh aluinn ann;
'S croibhion bachlach, árbhui,
A faoiſgnidh árd ma d' cheann;
Bi'dh dearcan, ſuithin sùghor,
Trom lùbadh an luis féin,
Caoin, ſechdi, blaíſda, cubhrai,
Ag call an drùis ri grein.

'S comh-lan mo lios ri pharrais,
Do gach cnuas a 's fearr an coill;
Na réiich arbhar fáſaidh,
Bheir piſeach árd 's ſgoinn:
Pór reachdor, mineor, faſor,
Nach cinn go fás na loim;

'S coimh-reamhar, luchdor cáileachd,
'S gò ſgáin a ghrán o dhruim!

Do thachdar mar' is tire,
Ba thiochd-ain-tir leis fein;
Na 'n treudabh feidh 'n a d' fhritheamh;
'S na d' chladach 's milteach éiſg;
Na d' thraigh tha maorach líonor;
'S air h uiſge 's fior-bhras léus,
Ag oganachamh ríobhach,
Le morbha fior-chruaigh géur.

Gur h ùróil, ſlíochdor, cuanda,
Groidh-each air t f huarain ghorm,
Le 'n ictadh tarraing ſuas riut,
Le cluintinn nuall do thoirm:
Bídh buicein binneach 's ruaghag,
'S mion-mhin-bhreac, cluaiſ-dearg, óg,
Ri h ionaltradh go h uaigneach,
'S ri ruiddeis luath ma d' lón.

Gur damhach, adhach, laoghach,
Mangach, maoiſeach, t f honn;

Do

++ ++

Do ghlinn le feilg air laomadh,
Do gharbhlach-chraobh 's do lom:
Gur h áluinn barr-fhionn, braonach,
Do chanach caoin-gheal thom,
Na mhaibenibh caoin, maoi mhín:
Na d' mhointich fgaoi-chearc' donn.

B' e fid an fealladh éibhinn,
Do bhruacha glé-dhearg rós,
'S iad daite le gath gréine,
Mar bhoifgnich léug-bhui óir:
B' 'iad fid an geiltridh glé-ghrinn,
Cinn déideagan meafg feoir,
Do bharrabh luibhion ceatoch:
'S foirm bhinn ag tèud gach eoin.

O lili ríogh na fluran!
Thug bárr mais air ùr-ros gheag,
Na bhabbaidion cruinn, plùir-mhin,
'S a chrùn geal, ùr mar ghrèin:
Do 'n uifge ad Ault-ain-tfiucair,
'S e cùbhrainn d'a o bheud;
Na rionnagan ma lùbamh,
Mar reullain-iuil na fpèir.





++++

Do ſhealbhag ghlan 's do luachair
A bórcadh ſuas ma d' choir :
Do dhíthen lurach, luaineach,
Mar thuairneagan do'n ór :
Do phreis lán neada cuachach,
Cruinn chuarſgagach ag t eoin :
Barr braonain 's an tſail-chuachag,
Na 'n dois an uachdar t fheoir.

B' e ſid an leughas lèarſainn,
Do luingeas brèid-gheal, luath,
Na 'n ſguadronabh ſeoil-bhrèid-chrom,
A bordadh geur ri d' chluais;
Nan giuſaichibh beo-ghleuſda,
'S an cainb go leir riu ſhuas;
'S Caol-muile fuar d'a reubadh,
Le anail ſpeir fa thuath.

'S cruaigh a b——— fuair me,
O'n fhuaran 's blaſda g———,
An caochan 's mó buaghan,
A ta fa thuath 's an Eorp ;
Líon ach am bola ſuas d'e,
'S do bhrandai ſhuair na 's cóir :

Am

Am puinſe milis, guanach,
A thairneas ſluagh go ceol!

Muim' altrom gach poir uaſuil,
Nach mith le fuachd na ſpeir,
Tha ſgiath fa 'n aird a tuath orr',
D'fhag maith a buair, 's a fèur;
Fonn deaſ-oireach, ſior uaibhreach,
Na ſpèuclar buan do 'n ghréin:
Le ſpréidh theid duin' a ſuas ann,
Chomh-luath ri each na léim!

'S aol is grunt d'a dhailibh,
Dh'fhág nádor tarbhach iad;
Air a meinn go'n toir iad arbhar,
'S tiugh, ſtarbhanach ni fás;
Bi'dh dearraſanaich ſhearr fhioclach,
D' a lannadh ſios am boinn,
Le luinneaga binn níonag;
An ceol a 's míſle roinn!

An Coir' is fearr 's an dùthaich,
An Coir' is sùghor fonn;

'S e Coiren Uilt-ain-tſiucair,
An Coiren rùnach lom ;
'S go lom, gur molach, ùroil,
Bog mhèador dlù a thom,
Am bheil mil is bainn' a brùchdadh,
'S uiſg' rith air ſiùcar pronn.

An Coire ſearrachach, uanach,
Meannach, uaigneach àigh ;
An Coire gleannach, uaine,
Bhleachdach, luath go dàir ;
An Coire coilleach, luachrach,
An gair a chuach 's a Mhàrt ;
An Coir' a faidh duin'-uaſul,
Biaſt dhubh is ruagh na chàrn !

An Coire broccach, taobh-ghorm ;
Torccach, faoili blà ;
An Coire lonach, naoſgach,
Cearcach, craobhach, gràidh ;
Go bainneach, bailceach, braonach,
Breacach, laoghach, blàr :
Ann ſultor mart, is caora,
'S a 's torach laoimſgir bàrr !

An

++ ++

An Coire am bi na caoirich
Na 'n caoigidimh, le 'n al;
Le 'n reabhad 'g gabhail faoifgnidh,
A 'n craicnimh maoi-gheal tlà:
B' iad fid am biadh, 's an t aodach,
Na t fhaoin-ghleannabh 's na t aird;
An Coire luideach, gaolach,
'S e làn do mhaoinibh gràis!

An Coire lachach, dràcach
'M biguilhneich 's trai'-gheoigh og;
An Coire coileachach, lan-damhach,
'S moch, 's is an-moch fpórs:
'S tím dhomh fgur d' an àiribh,
An Coire 's fàfor pòr;
Go h infeach, doireach, blàrach,
'S iomacach, càifeach bó!

++ ++

*Oran a rinn duin'-uasul arrait, d'a cheile nuadh phosda. Air fonn, Dh'fhalbh 's an easgar an t eg ba deise, &c.*

---

Air Ault-ghartan, ghlachdas bradan,
Bain-iasg gasda, lán-mhaiseach.

Am breas a 's ciatoich' ann mo bheachdsa,
'S dreach mín suechd-gheal sáile dh'i.

Bean ghlan, bhas-bhàn, chaoin, sheamh, chas-chruinn,
Na 'n calg-rasg donn gàireachdach.

Chaigh na duilin chum an dùlain,
Dh'fhiachainn dùbhrachd ceardadh orra;

Air a sóinneadh do sgeamh glórmhor;
'S cloch-iuil mhór ghaol-thàirneach í.

Dreach an aingil, síobh na h ainnir,
Chuir am m' anam gàirdicheas.

'S ann o 'n reamhair fuair me 'n euchdog;
Phenix, eud na gaidhealtachd.

Airrichdin

++++

Airrichdin priofoil no 'm bas min-gheal;
'S béafach minneil càileachdan.

Fuaras léug air bhrùachamh Eitimh,
'S faodail cheatoch aluinn i.

Léug na foineal, 's fearr no 'n diamond;
An gabh loinn a pàrlamaid.
Deideag fhoithibh, E——— is C———;
Gur neamh-dhoithibh m' àilleagan,

Béul a 's binne, déud a 's gile,
Cùl a 's finne fàinichion!

Mao mar fhiorus dearg bhermilion;
Briarach, milis, márranach!

Geal mar íbhi, deud cruinn Dido,
Pairc na fpífri fàileneach!

Da leig bhuaghach, mheallach, ghuamach,
Sùil a 's buaìrich faitichion!
Ruifg neamh-luaineach, 's módhar gluafad,
'S ftaiddeil fuairce t abhaiftion.
Modhoil, cùrtoil, 's baindi giulan;
'S làn haǐn-diuc o pàirtinnibh.

Geug

++ ++

Geug na míog-ſhul, 's mór mo phris diot;
Fuair me-ſhín na d' phàiſte h u.

Thàrr me 'n ulaigh, 's cha bi munar,
'S f èarr no tuillidh ſaibhiris.

Fuair me moran, mo thoil mhór leat;
Fuair me ór na h Aiſia.

Fuair me óg u, fuair me t óigh u;
Fuair me boidheach, àluinn u.

Mo thaipp dhreachor, ſhona, thlachdmhor,
Mhaiſeach, ghlachd-gheal, làn-ghaſda!

Aignidh fonnor, banoil, tromdha;
'S líonor conn fa pàirtinnibh!

Caomhag mhapineach, 's cha b' i'n fhaoineag;
'S caoin, ciuin, faoilteach, failtichion.

'S rèumoil, rummoil, ciallach, gruntoil,
Mo ſhonn, ſuntach, sàr-thuigſeach.

Bèul dearg toſtach, lan do ſhoiſtin,
Nach gearr focall earr-loiſgeach.

Do chúl pèucach, or-bhui, pèurlach,
'S aingli, cèatoch, clàideagau!

++++

'S dalladh learſainn ſealltainn geur orr',
'S gathain ghreine a dearſadh air!

Amaladh, téudach, fann-bhui, ſeudach;
Cùl nu gèige bla-mhaiſich!

Tuir gheal chrioſtoil, plúr-mhín ſtoite,
Ciochan toite bàn chraicneach.

'S ſgappach glèi'teach, uirneach, dèirceach,
Traiſceach, béuſach, cràbhach i.

Coſlos Venuis, ſnuagh na h——hb——t;
'S genmni èagſamhuíl talontan.

Muineal mín-gheal, glaine-triodach,
Chíte fíon a tearnadh leis.

Gairbhe is míne, ſhuas is ſhios orr',
'S donnaigheal mheinneach nárach i.

'S briarach, ſiofolt, ſochdair, fìonolt,]
Bean is miogach fàitichin:

'S i go toſdach, fìor-ſhaor ſochdair;
Gan dad moit no àrdain inte.

'S fonnor, muirneach, ceolor cúirdeach,
A gheal-uiſeil laimh-ghnìomhach.

K Slan

++ ++

Slan go faic me-fhín mo leannan,
Ann' am M——áird-chreigich.

*Oran-luaigh no fucaidh, a rinn duin-uasul d'a leannan, air dhi dol thar fairrge. Air fonn, Agus ho Mhorag, no ho-rou, no ho-rou-ghealladh.*

A Mhorag chiatoch a chuil dualaich,
Gur h è do luaigh a th' air m'aire.

'S ma dh'imich u nunn thar chuan uainn',
Go ma luath a thig a thairis

'S cuimhnich thoir leat bannal ghruagach,
A luaighis an Cló ruagh go daingiunn.

O! cha liginn u do' n bhuailidh,
Ma falaich am buachar t anart.

De cha leiginn u go cualach;
Obbair thruailli fin na 'n caileag.

Gur h í Morag ghrinn mo ghuamag,
Ag am bheil cuailen barr-f hionn.

++++

'S gagganach, bachlagach, cuachach,
Ciabhag na gruagaiche glaine.

Do chúl peuchdach ſios na dhualabh ;
Dhalladh e uaiſlin le lainnir :

Sios na fheoirnenibh ma d' ghuaillibh,
Leadan cuaicheneach na h ainnir :

Do chúl peurlach, ór-bhui, luachach,
Timchiull do chluaiſe na chlannamh.

O, Mhorag ! go bheil do chuailea
Ormſa na bhuaireadh gun ſgainnir.

'S go nach iar me u ri d' phúſadh,
Go'm b' e mo run a bhi marr ruit.

'S ma thig u a rís am lúbamh,
'S e 'n teag a rúin ni ar ſgaradh.

Lennidh me chomh-dlú ri d' ſháilibh,
As bairneach ri ſgeir mhara.

Shiubhail me cían leat ar m' eolas,
Agus ſpailp do'n ſtroichd ar m' ain-eol.

Go leannain u feadh an tſaoghail,
Ach us' a ghaoil theachd am ſ harraid.

++++

Go 'n chuiridh air mhisg le d'ghaol me;
'S mear aottrom a ghaoir ata m' bhallambh.

'S a Mhorag 'g am bheil a ghruaigh chiatoch,
'S glan a fiaradh th' ann d' mhalaidh.

Do shúil shuilbher, shochdair, mhódhar,
Mhireagach, chomhnart, 's i meallach.

Déud cailce snasda na rioghainn,
Snaite mar dhísn' air a ghearradh.

Moigh'diunn bhoidheach na 'm bos caoine,
'S íad chomh-mao ri cloidh na h eala.

Cíochan léaganach na 'n guccag,
'S failidh a mhusca d'a h anail.

'S ioma oig-fhear a ghabh tlachd dhiot,
Eeidir Arcabh agus Mannuinn.

'S ioma leannan a th' ag Moraig,
Eidir Morror agus Aruinn.

'S ioma gaisgeach do ghaidheal,
Nach obbadh le m' ghradhsa tarrainn:

A reachadh le sgiathabh, 's le cláidhin,
Air bheag sgath go bial na 'n canon:

Chonnortaichidh

Chonnortaichidh dol na 'n óirdnibh,
Thoirt do chórach, 'mach a dh' ain-deoin.

'S iomad érmunn láſdoil, trèadhach,
Ann Duneidiunn, ann ambaroil,

Na faiceadh iad gné do dhuais ort,
Dheanadh tarrainn ſuas ri d'charraid:

Mo chionn a dheanadh leat éri,
Do Chaiptin fein Mac-mhic-ailen :

Go 'n theann é roi' roimh chách riut,
'S ni e fás e, ach thig thairis :

Gach duine, tha 'n Uibhiſt 's a Muideort,
'S an Araſaig dhubh-ghorm a bharraich ;

An Cana, an Eige, 's am Morror ;
Reiſimed chorr ad Shiol-ailen !

'N am Alaſtair, is Mhontrós',
Ga 'm ba bhóchdain iad air ghallamh.

Gan d' fhairich la Inbher-lóchai,
Co ba ſtróichdich ann le lannamh.

Am Peirſt, 'n Kylſythe, 's an Alt-éiriunn,
Dh' fhag iad Réubalaich gun anam.

Alaſtair mor Ghlinn-ea-cobhann,
,S bragad coimheach Ghlinn-ea-garadh;

Mar ſin is an t Armunn ſleiteach,
Go d' a tha e-fein na leanamh.

Dh'éiridh leat a nall o'n Rúta,
Antram lu'-chleaſach na 'n ſeang-each.

Dhruididh, na gaidheil go leir riut,
Go b' e dh'eiridh leat no dh'f hanadh.

Shuigh, deich mile dhiu air clè dhuibh,
An cogadh Ri Sèurlus nach mairinn.

'S ioma Cló air 'n tug iad caitten,
Eadar Cattamh, agus Anuinn.

Bha cách diulta teachd a luagh dhuibh,
'S chruinnich iadſan ſluagh am bannail.

O ríogh ba mhaith 's an luagh-lamh iad,
'Nuair a thairnidh iad na lannan!

Huile Cló a luaigh iad riabh dhuibh,
Dh'f hag iad e go ciatoch daingiunn:

Teann, tiugh, daingiunn, ſite, luaite,
Daite ruagh, air thuar na fala.

Greas-

++ ++

Greas-thairis le d' mhain luaghach,
'S theid na gruagaichins' marr riu.



*Oran mhorbhair Mhic-Siomon, Cenncinnidh na Frisealach, deis a chuir go bas ann Sasgunn. Air fonn,* Hap me with thy petticoat.

'S Lionor blanc a th' aguinne
Am Brittin suas ri lionadh,
Neach dèantair gun ghníomh chláidhin,
Go ceart go bràch a scriobhadh;
Gur h ann diu ar n áilliugan,
Ard àrmunn sin a rioghachd;
Mac-Siomoin mòr a bhasaicheadh,
Le P———d na mio-ruin.

Mo chion an úrla bhlà-mhaiseach,
Bha cruaigh is tà 's na tiomabh;
Air rèir 's mar bhiogh an t abhar ann,
Ba ftaillin ba phriomh mheinn duit:
Ba bhras ri h uchd do nàmhad u,
'Nuair thàirnte na lainn líobha;

Ba

++++

Ba bhàigheol caoin ri d' chàirdibh u,
Gun àrdan ach uiríoſul.

Ba bheirtich an tigh ſtòrois ſin,
Do ghliocas córr bha príoſoil;
So ſcar tuagh an Rogaire,
O'n choluinn choir bha rioghal:
Braon do lao'd do thrócaireachd,
A dh'órdaich Dia na fírinn
Cha 'n eil an uchd an F———r,
Mac D——ſa ris an ſt———ch.

O bhalaich ſin Dhunbalaich ad!
Searbh ſhaileir no 'n cam ghiúdun,
Go 'n ſtúr u 'n Reulla-lainnireach,
Fa thuath ba bharrand iuil duinn;
Ma gheibh uſa mathonas,
Na d' pheaca-brath gun ſgiurſadh,
'S cinteach lium go 'n ſhabhaladh,
Do lan dearbh-bhrathair Judas.

T fhíor mhaighiſteir cliú-thoiltiunnach,
Le foill go 'n d'rinn u phógadh,

Go

Go ſmal chuir air na ſoinealabh,
An diamond ſin dheagh Lobhit:
Och 's Judaſach an tſloitereachd,
A rinn u air bhríob óir oir'n!
Gur h ioma neach a dh' fhoineachdas,
Co 'n troiteir rinn an dóibheirt.

O Lèug na buaghan ſoilleire!
Fhíor chainniull gach deagh ſheanchais!
Ba líonor cuimhil ghoireaſach,
Chinn ſgoinneoil ann a t inchinn:
Ri cogadh bha u miſneachoil,
Deagh-ghiftiunnach àird-mheanmnach;
An ſioth ba torrthach gliocas duit;
'S b' ſhior phioſochoil do leanbhainn.

Fior mhire geal na cruaghach u,
'S a chruadal nach d' rinn lúbadh;
Gun dad do mheaſgadh truaillidh,
Na d' mhèinn uaſuil deis na fúirneis;
Ba choimh-ſean do bhualadhs',
Agus ſuaichiontas do chuinnidh,
Nach Crioſtuine chuir tuairgnidh ort,
Ach ſluagh ſin Bhelſibùba.

O Reulla geal na cuirteolachd!
Chinn lan do ſhùrd garg rioghoil;
Thug gradh da'n T —— St——ch,
'S bha dùrachdach d a ſhíníreadh;
Go 'n thuit u a d' mhairteoir cúramach,
Ais-leath a chrùin 's do rioghachd:
'S t anam glan air ùbhlachadh,
Thug ù do Dhia na firinn.

Gur grinn am bàs ri 'n d'fhuirich u,
'S a dh' fhuilig u go ciatoch;
Gur mór na gifte bunailteach,
Sèamh, furuſach, thug Dhia dhuit,
'Nuair liobhair u go furanach,
Do chorp d' a ghuin, 's d'a riaſladh;
Le d' chreidimh daingiunn curaidſeach,
Do mhuineal do na biaſtamh.

Och, och! na leoghain thrèidheach ſin!
'S na ſpioraid thrèuna chruaghach,
'Nach bogaich bàs go h èugcoir iad;
Croich, gèurogan, no tuaghan:
Och 's glórmhor, glan, aird eibhneaſach!
'N ais-èri ſan Dialuain ſin,

'S

'S d——h 's crith le dèifdin orr',
A réicill as na h uaighibh.

'S líonor caochan cubhrai mear,
'S bras fhiublachain na t fhion-fhuil,
Nach rig me leas bhi 'g urachadh,
Scríobh úghdair fiós do fhriobhach;
Fuil Stiubhartach a Chrúin ad,
Air a dúbladh na d' chorp príofoil;
'S gach fuil a 's uaifle flúrana,
Go léir 's fiu 's an rioghachd.

Gur Baroil a meafg mhuccairion
Nach bheil biadh mhuc 's an tfaoghal,
A dh'fhágas comh-lom-luchdor iad,
'S chomh-fultor ri feoil dhaoine:
Tha D——s, is a chuid U——c—n,
Déis na mhurt e dh'uaiflibh,
Am m'uineil cho'-garbh fiurronda,
'S gur gann is urra tuagh unt'.

Tha fcairteachd 'g glaodhach diubhultais,
Ard dlú, mar bha fuil Abel,

++ ++

O chreuchd na Mairteoir cliuiteach ad,
Thig gort, is fgiurs, is pláigh oirbh :
Air gach ball do 'n t jùry ad,
A fhuidh an cuirt d'an díteadh;
Gach fianais fhallfa dhúbuilte,
Go fgiurfar é trí-filte.

O! 's garbh a dhiular fàft fo,
Air abhaichibh na 'n Rèubal,
'Nuair thig am P———fa flathachas,
'S fearg chathanach na èadann;
Le faobhar a lann crathanach,
Go fgathar fíos go fèur iad;
Bi'dh croich, is tein', is claidheamh r'ibh,
Gun fhaidhidinn d' ar cèufadh.

Car deas do 'n chuibhill bhaforfa,
'S na fuilig àr na Crìoftui;
Thoir as an Epheid fglabhaich finn,
Go fonn Chanàan priofoil;
Air neo, fgrios Riogh P———fa,
Le claidheamh, plaigh, is griofach;
'S cuir Maois is armailt thàbhachdach,
Thoirt bairlinn d' a bheir cíos deth.

Tha

++++

Tha ſinne déis ar ſáraiche,
Ar náraich' 's móran ſgíos oir'n ;
An diábhag a t' air márruinn d'inn,
Air feadh na 'n cárn air ſíothladh ;
Le mhead 's tha dh'fhíobh ro'r naimhdibh
oir'n,
'G ar ſealg a ghná 's na h ínſeabh :
Go 'n d' rinn iad tráille grana dh'ínn,
O Th———ch fair reliobha.



*Oran do Ranull og Mac-Mhic-Ailen, Tighearna Chlanrannuill, &c.*

MO chion na chonnraig me m' chadul,
Ranull óg chaidh linn do Shaſgunn ;
Marceach múinte na 'n ſleid braſa,
Nach géarr fed no ſrann 's an bhaitteal.

Gur toil lium an Còirneal ſliſgheal,
Do 'n tigeadh na h airm go ſgippi ;
Claidheamh, gunna, ſgiath, is pioſtol,
'S eileadh cruinn an cáradh ſgiobult.

++++

Leoghann guineach, calma, luineach,
Tuil-bheim fgrios-mharbhach 's a ruaig u;
Beithir bhéumunnach 'n am fuathais,
Phas a chùrs an Colaift cruadail.

Fuair u t fhadhairt anns na b'áramh,
'S a chruadal an cogadh Th———ch;
Chleachd u adhartachd na d' pháift',
Gun fuil do laghad air gábhadh.

Fá mo mhu'aid 'bhi as t aonis;
Ba mhiann lium bhi, facinn t aodainn,
Tha gun ftoirm, gun fhéith, gun fhaoileach
Urla chruaigh an uair na 'n caonnag!

Ba ftaddeoil, neimh-ghriofagach t abbáift,
Ag gluafad go teine do námhad:
Mo ghaol an céim fcchdair, ftáoil,
'S tu le fgairt a brofnadh marfail.

Cha ro' ailis ort ri ghraitin,
Anns a chogadh ad Ph——— T———ch;
U gun mar-ai bhith gun fhailinn,
Mar ba bheag linn t fhiobh 's na bláramh.

Ghabh

Ghabh am P——— fa cal' na d' Dhuthaich,
Dh' erich u leis le lan durachd ;
'S 'nuair bhrìstidh a rís air le bhiui,
Phill air nais go t fhaíga cliuiteach.

Ghabh u na phearfainn 'chead liubhuirt,
'S go 'n lean u ris ré na h uidhe ;
U fein 's do dhaoin'-uaifle diiodhach,
'S thug fibh fábhailt uaimh e rís.

'S go d' a tha me ann mo dhúthaich,
'S beag a fo deir *(how do you do)* rium ;
'S buileach a chaill me mo chúrfa,
Me gun phump, gun chairt, gun ftiuir or'm.

Nach mio-fhortonach a chùis fo ?
Go 'n a dheilich m' eideadh-cúil rium ;
M' eideadh-uchd, mo fgiath 's mo lúireach ;
Ann am Muidcort thug e chúl rium.

Ach, car aon bhliaghan ni me furus,
Dh' fhiach am pill mo ghaol o thurus ;
Ma thig efin gheibh me cummail,
'S ni me criodhoil, failteach, fuireàch.

Na faicinnn a tíghin m' iundrain,
Chead Chornel a bha 'g a Ph——ſa,
Chinninn chomh aottrom ri fionn-airc;
'S dhamhſainn gun lot air rin cuinnſeir.

Tha u garg, is cluin na d' nàdor;
Tha u mìn, is garbh, na d' chà l-achd;
'S go ſeamh faraſt u ri d' chairdibh,
Tha u a d' laſſair bhuirb ri d' naimhdibh.

'S ioma falachan prioſoil, boidheach,
Tha na 'n cill'nbh fa d' chóta,
Nach nochd u do ſhiolach ótraich,
Gos an tachair urra choir ort.

'S beag iunadh o lha do ſh-an-'ar,
Scoileir 's an diadhaire beannaichd;
Soigh'd-fhear garg ann blàr na 'n deannal,
Buaghan móra, glic, do leanailt.

'S ioma ſruthon mear lan uabhair,
A bras rith roi d' chuiſlibh uaſal;
B' éadar dhuit bhi lan do chruadal,
'S rioghoil a ſtoç as na bhuaineadh!

'S

'S ioma fonn a dh'eiridh fuas leat,
Na faiceadh iad gne do dhuais ort;
A bhrofnaicheadh an airm ma d' ghualibh,
D'a d' dhiubhuilt air luchd d'a d' thuairgnidh.

'S leat fein Clan-ranuill na cuantaich,
Luchd na fpáinneach géura, cruaghach;
Dol na 'n dáil is fearg na 'n gruaighibh,
Cha ba ghealltachd fuireach uatha.

Dh' éiridh leat an t Armunn fleiteach,
Fiui lafgurra na'n géur lann;
Bbiodh go trodach, lotach, beurra,
'S tric thug (hog) air bodaich bheurlach.

Go 'n druididh a rís ann do charraid,
Cinneadh uifeil Ghlinn-ea-garadh,
Sid na laochrai luthor, mheara,
Ris nach deanadh naimhde fanailt.

Thigeadh Clann-Donuill Chinn-tire,
Do t iunfai nam beathraichibh miliont:
'S mairg a chafadh ri fraoch mín-dearg,
Teachd le 'n uile thoil d'a d' dhíliunn.

++ ++

Dh' eiridh Clann-Donnuil a Fhraoich leat,
O Ghleannan-cumhung na 'n aonach;
Fir garg, ghasta, thaippi laomsgar,
Nach d'rinn riabh le taise maomadh.

Sheoladh Iarl Antrum a Erinn,
Cuig-ceud-deug do dh'fhearabh treuna:
Fearg is friodh an gnùis na 'n trenfhear,
Nach fag fuighiull bèim le'n gèur lainn.

Thig Clann-Donuill an t sleibh ruaigh as,
Guinich allamh, ullamh, ghruamach;
Gur mairg a chasadh ri 'n tuasaid,
'S iad na 'n armabh ri h uchd buailte.

Thig Clann-Donnuill rose na'n laogh as,
Comh'an sgaiteach ri h uchd caonaig,
Na h aigiunnaich chumpa thaoibhgeal,
Bhuailidh sgailc le tartair faobhair.

Thig Clann-Donuill Chnoc-a-chlaídheamh,
Na donnghallaich mheara ladhach;
Fir shurdoil', lu'-chleassach, chathach;
'S coi'-niomhoil dhúr ris an nathair.

Thig

++++

Thig na Galloglaich o'n Bhanna,
Le flachdanabh dú'ghorm, glana;
Ne iad fmuis is feoil a fpannadh;
Sin, is tiugh na flógh a thanadh.

Go 'n tig Clan-Donnachaidh go ghruamach,
Fineach gafta, an achdainn chruaghach,
Nach h ob cuirp, is cinn a fpuachdadh;
'S leantalach an tím na ruaig iad!

Marfailidh Abbaich go h ionolt,
Marr ri chuid ëile d' an cinneadh,
'S ma 'n duraig iad a chui pillidh,
Ni iad leon na 's léoir millidh.

Thig gun urfgadh Clann-an-tfaoir oir'n,
Sheafamh an tuafaid Clann-ranuill;
'S ma gheibh iad caoladh do dh' aobhair,
Ne iad fuil na's leoir a thaofgadh.

Thig Rodhaich, Rofaich, is Clann-Reamhair,
Thig na Barraich, thig 'n céudan;

Cha

++ ++

Cha bhi Ranull òg na eiginn,
'Nuair thig uile chinnidh fein air.

Co anois a bhauileas an dallag,
Air Ranul óg Mac-Mhic-Ailen ?
Gur mairg a thairnais as carraid,
'S na feoid ad ma ghuaillibh air tarrainn.

Bi'dh tuilidh 's a choir a leim ort,
Mar a h eadraig t fhíor fhuil fein ú ;
Ach 's cinteach ma chuiris tu féim orr',
Tha do chairde farfaing, feum-fgaoilt'.

---

*Oran a rinniadh a bhliaghna* 1746. *Air fonn*,
Let hiftory record, *&c.*

'S Fuar fearrannach gach ló,
Gach oiche dorcha doinfhíonach ;
'S turfach donn gach lo,
Murti trom le ceo :
Ach mofglabh fuas a fhlóigh.
'S ar n airfteal trufamh chum air chairfteal',

'S

++ ++

'S carſtamh uaibh ar brón :
Tha léig ri mu'r 's ri ſpéir,
Ri bhi ag Eolus, 's ag Neptun,
'S thig gach tlachd na déigh.

Thig foin-fhien leis an R——
Teichidh ſneachd is éiridh uainn ;
Fograr dóruinn ſhien,
Thig fólas falbhaidh pían :
Gach ſeorſa do gach fíon,
Thig o'n Fhr—— na thunnachabh ;
'S go caiſg ſinn uile ar n íot :
Gheibh ſinn tuil d' ar miann,
'S mar naimhde dh' fhág ſin uireaſach,
'S dlu chuir's ſinn ar líon.

O ſheanachainnibh na 'n clann,
Suas neanamh echdri èſeachdach !
O ſheanachainnibh 's an am,
Glacamh dubh is peann !
So a bliagna chórr,
An tig a ghrian le meubhlás blachor
Gaithain chiatoch oir 'an :
Bi'dh driuchd air bham an fheoir,

Bainn'

++++

Bainn' is mil gun luach, gun mhargadh,
Airgid agus ór.

Na gabhabh fiotb o Dh——s',
Le 'r dochus neartor fírinneach ;
Creidimh dían 's a chóir,
Go 'n tig reliobb na 's leoir ;
Na biodh ar dóchus fann.
Gur h ann air réir mar chuiris fibh,
A bhio's ar buinnig ann :
O fuirichibh a Chlann,
'S chi fibh ar n uil' uireafan,
D' a bhuinnig le cruas lann !

Ciod e do chearts' ait crún,
Ach adhaircin bhi fparradh ort ?
'S coimh-fean ri d' chóir o thús,
Bríos óir-cheard bha Renfriu :
Arch bha ion-faileis ann,
Do thruftur do dh' act parlamaid,
A dh' fhoil an crun ma d' cheann :
Ach tog fo leat na d' fgé ;
An t Uilliam rinn an t acts' dhuit,
Go 'm b' eugcoireach e-fein.

Dean

Dean aithri thurſach gheur,
'S grad thoir air n ais na th' agad uat ;
Dean aithri ghuineach 's géill,
'S le Br——bh---c toilich t fhéim :
Cum agad do chuid féin,
'S leig uait cóir an atharraich,
Gun chlaidheamh gun dad ſréup ;
Dia, daoin', is nador tréun,
Bi'dh ann a léig ma 'n oidhr',
Thoirt dachaidh, choibhris ceart a threud.

Craobh-ſheanchais teughlaich riogh,
Na h ioch darain bi'dh eolach uimp' ;
Craobh-ſheanchais teughlaich riogh,
Bi'dh map dh'i 'n iomad tír ;
'S ma chuirir car am bí foinn,
'S an tſnaithen dh'ireach oidhreachdoil,
Go 'n toir fa near an fhoill :
Ach gairmidh Dia le ſgoinn,
Chum an ionaid dhleaſdannaich,
Ceart oidhre dea an loin.

Cha 'n eil an leith-ſgeul ann,
Ach ſzobhadh fann mi-dhiongbhalta ;

'S

++ ++

'S i an éugcoir ſhoiller th' ann,
Do neach a bheirte dall:
Ma 's creidimh an oan chúis,
Chiunn nach d' f huair e oideachd,
Auhs an teagaſg a rin Luth;
O ma'm b' e ſin an càs!
Cum na chuir ſibh ſhin-ſean-'air,
Go mio-ruineach go bás?

Cha 'n eil ar goal d'ar Ríogh,
Ach mar air an tſiúrſaich choitchionta;
'S cuglach ſtaid ar Ríogh,
Cuairt thoirt d'a 's bhi ſgí:
Go 'n d'f hogair ſibh a rís,
Le'r n iumalas ſl'ochd a mhairteoir ſin,
Le aſcaoineachd ar crí;
'S na dhaigh ſin go d' thug oaibh,
Do dh' Anna crun a ſinſiorachd,
Go 'n phoinſeonaich ſibh luath.

O 's caol an teud a Dh——s'!
Air na ſheinn u go tri rioghachdabh;
Gur mealta an t act le 'n chleóc,
Iad uſa, na d' R—— oir'n

Tha

Tha leth-cheud pears' is córr,
Is faigfe fuil is tagraichion,
Na ufa 's á Roinn-corp ;
Ba leathoireach lag, cam,
Am mear boiriunn o na bhuineadh u,
B' fhior iumullach 's a chrann.

O 'n culluch fin R——— D———s's
Mac na cr—n Gearmailtich !
'S é chairdeas rinn 's a dhaimh,
Gaol fiaich air a chnáimh ;
Go 'n d'fheann e finn o' r béin ;
Ghlac is crheach an cealgaire,
'S go 'n mharbh e finn gu léir :
Na daoine cha leis fein,
'S ann uime fin gur coma leis,
Go d' phronnaimit a chéil'.

An leanabh nach leis féin,
Go d' dheanta da leath chomhthrom dh'e,
Cha tiomaichd e le a phéin :
A chri gun tlus, gun deur :
'S amhuil fin mar tha,
Go d' chuirt' a h uile briottainneach,

Gun mhein, gun chead go bás;
O nach leis fein am páist,
Cha ghluaist' a neach nach b'athair dh'a,
Go fabhur no go baigh.

Greos-ort a Sh——s chaoimh,
'S tu' 's R——'s is a athair talmhi dhuinn
Fa'n athair neamha naomh';
Gabh tlus ri d' chlainn 's bi caoin:
'S o 's leat féin a Chlann,
Cuir casg air croich 's air géurogabh,
Tha reubadh dhinn no 'n ceann;
'S cuir do threud fa lann;
'S na leig a bhi d'ar géurleanbhainn,
Feadh garbhlaich, fleimh, is bheann.

Mo chionsa S—l—s ruagh,
Ceart oidhr' an fhior R—— dhleastannaich;
Chad toir finn duibhs' fuath,
Go 'n cuirir fin 's an uaigh:
Cha dean croich no tuagh,
Glacaireachd, no creachannan,
Gu brách ar fracadh uat;
Tha 'n diog ad ceangailt fhíos,

An

An caigiunn ris gach annam dhinn,
Chomh-daingiunn ri Beinnſhıont'.

Och a Ri na 'n dúl,
Ne leigs' neart a ghná thar cheart;
Oehoin aon Dia 'ta d' thriuir,
'S ann duit is lear gach cúis!
Tog dhinn a mh—c is a cuing,
'S a b ál breac, brothoch, oirceneach,
Le'n cnid chrom-ſhoc thar tuinn:
'S cart go glan White-hall,
Air ciunn an teughlaich rioghoil ſin,
Bha finſreadh ann an tamh.

---

*Oran a rinneadh do dha bhodach árraid a bha ann an Arduomorchuan, a chotharuaich iad fein le bhi cur ri ſtriopachas unn an aois an ceithir-fichid bliaghna. Air fonn,* Black Jock.

CAIT am bheil tiunnail,
Na Dúchas' ann Albainn.
Go breugan, 's go bradachd,
'S go aſcaoineachd earbuill?

++ ++

R' ar n ógrai 's r'ar fleafgaich,
Go d' fhaodair bean earbfa,
Tha ar bodachain fheiddeach
Cho'-bras ri boc-earba:
Na lodragain cheigeach,
Is leidiche fiafag,
Go fuiri choi' leuddurra,
Bheuddarrach eafgai;
Ma gheibh iad an comh-throm,
Is lugh' air ar bannal,
Pófda no faor,
Go 'n dean iad a fpannadh.

An urrum air chocondachd,
'S bhroggondachd, ínfgin,
'S air bhraifeneachd mhogach,
Do bhodaich na tíres':
Gur torconda, froggonda,
Loggaifeach. grís-fhiunn,
Na tarraichdenich hoggach,
'S géur bhrodach na 'm brífnibh:
Na faighidh iad fá,
Air nionaig air fodar,

Le

++++

Le bél-mheilliridh ſmúcach,
'S na húrdul do ſhoddar,
Go 'n deanadh, iad hoggraich,
Le huinich, 's le gloggraich;
Gun cheneal na 'n úigh,
Ach dúiſeolachd bogaidh.

Gur neonach do ſhean daoin',
A bhi ar am buaireadh,
An caileachd air tuitim,
'S a cuſlion déis fuaraich;
A fuilion air bruſgadh,
Agus cus do dhroch thuar orrá;
Moran dhi fuilt orr',
Agus tuiſleadh na 'n cluaſamh:
Ach theirinn a cháileachd,
Bha na 'n árdamh go 'n íſlibh,
Chaidh cruinn a dh'aon aite,
Chuir ſlaillinn na 'n íſben:
Ach tha ſo na ſhar-fhorton,
Do m' ghoiſti Gill-euſbuig,
Fuair Aonghus mar phoſta,
Bhi broddadh a ghedd dh'a.

Bheir

Bheir fo do'n Chleir oilbheim,
Agus dorraraich do dh' urchaid,
Go 'n thuit iad air riatachd,
Fir lia Ardnamorchuan:
'S ni fgreamhoil, fior bhiaftoil,
Ain-miannach, ro bhruideil,
Dh' fhear' caite le biaghnamh.
Dhol a riarachadh uiflinn.
Cha 'n fhaidh iad, 's cha 'n iarr iad,
Gné fios do 'n cuid úlaidh;
'S ann a thoill iad an riafladh,
Agus piantuinne dúhuilt:
Mhoire nach iadfan
A fmirte le capa,
Gun fhoirin d' an urchafg,
Gun phurgaid d' an aiceid.

Ciod e bha-rail a t' agabh
Air tappochan óga,
'Nuair tha fean daoine laga,
Nan caignibh ri pogadh?
Na nionagan bais-gheal,
D' an glaccadh nan crógamh;

Fa

Fa mheinn na fear glaſa,
'S nam bracairnaich cròin-fhionn ;
B' e ſid fonn an díombais,
Fa 'n chliomat bhros riatach,
Cha bhí cailleach gun ſioltachd,
Go do chrion i le ciadamh ;
No bodach glas rómnach,
Go do robh na ſhean rugga ;
Coimh-lia ris an Ron,
Nach e ſhólas dol chucca.

Ach Aonghas Mhic-Ailen,
Na 'n iairte an ath thein' ort,
'S gun urchair na d' charthaids,
Bhiodh ſid dhuit na dheireas ;
Go 'n i mairidh tu ſeachdain,
Air a ghoinnid do dh'úine,
Ma faighidh tu fuaſgladh,
Gne luaidh no fhudair :
Bha 'n cogadh ad cruaigh ort,
Na 'm buaitidh do bhiui,
Air lamhach, 's air cruadal,
Agus ruaigh-mheirg air t fhiuſi ;

Go

++ ++
Go 'm biodh an ruaig ort,
Agus luaſgan air t anail ;
Dium, is mi-mheas na gruagaich,
'S bu bhuan diut a ſgannuil.

Gur neonach a fonn
A thachair 's na bailtibh ad,
'S mios a chinnis druim iomair,
No urlar na 'n claiſon unt'.
'S comh-dàroil na ſean tairbh,
Ri tri bhliaghnnaich acuineach:
'S go maith feur na 'n Coiren,
Is ſeachd ſona feur Fhaiſgidil:
Marſg air na bodachamh,
Bhuairidh na beirtich leo,
Thairgidh mà. dùbuilt,
'S bundaiſte gerſminn aſd';
Le ſtaodhrum, 's le moſradh,
'S le bodradh n' an tailceneach,
'S brioſuirneach, froggoiſeach,
Cochullach, tapplaichion.

Tha cleachdadh mio-nadorr,
'N draſd ann a 's tìrs',

Na

Na h oigfhir nan codul,
'S na ſeann daoin' ri ſuiridh;
Fleaſgaich nan torraichim
Trom anns na leapannach,
'S na bodaich ri briodail
Nionag 's na plaiddichibh:
Ach 's neonach lium, ſ'in
Iad a ſtriocadh do 'm battairi,
Le'n gunnaichibh grìs fhionn,
'S gur mi-chiatoch acuinn orr',
Ag na gunnaichibh ſpliaſagach,
Giar-ſhronach, brach-ſhuileach,
Le'n cuilbher gun urchair,
Gun chuimſe nan glaccabhſan.

'S grann' a mhiſneach do bhodach,
Dol air chogadh 's na cùiltibh,
Gun a dhag a bhi cochda,
Na ghlog le cion ùillidh;
'S chuinnſer le droch mheirg,
Teann ſtoipt' na dhùbla,
Le dall-phrabadh doilleir,
Gun choinniull, gun chrùiſgen:
Do anail droch bholtrach,
Mar oſnach air fhailen;

'S

++++

'S a ghruaighion air roccadh,
Mar arcuinn mairt arſai;
A chraiciunn chomh-lacunn,
Ri pait na miolmhàgain;
'S a chairen le ain-fheoil,
Air ſeannadh le craimhinn.

Sibhs' ata pòſda,
S a nionagan ùiſeoil,
Go d' thuit chuibh le h òrdo,
Bhi an taobh ſin do 'n dùthaich,
Gabhabh uam bairlinn,
'S bithigh ſibh cliuiteach;
Na creiddibh bhi ſàbhailt,
Gun ar gaird a bhi dlù dhuibh:
Tha na bodaich mi-ghenmni,
Le meanmn' air am buaireadh,
Cha 'n ath iad do ſhean-mhnaoi,
Do lean'bhan no ghruagaich;
Go 'n a ghaid iad an comus
O deichnir air fhichid,
'S beag iunadh an ſgonnain,
Bhi lomlan do ſpiolcadh.

An

++ ++

An urram do Aonghas,
Go deargadh le accuinn,
Go 'n thiuntaidh e an toghar,
Agus Ailen an t ath-toghar :
Gur gleusta na liathainich,
Ciabh glas na racanaich,
Go cur, is go cliathadh,
Cha 'n iarradh iad eachrai oir'n.
'S mar a cuirir deagh shriana,
Ris na siagh-stéadan acasan ;
'S feadar deagh ghlasan iarainn,
A dheanamh is cearcaill dhoimh,
A sparrar go daingiunn
Ma chaoild' gach céile,
'S ma iochdar gach caileig,
Ma'n toirir orr' éiginn.

Nach neonach a spioradsa
Chinn anns na bodachamh,
Gun bhraon do ghne f hiona,
Gun aon (tea) och brochana ;
Gun chupachan ríobhach,
Go fuarachadh dheochanna,

Ach

Ach a phoit thoirt o 'n ghriosaich,
Agus fineadh le lodar orr' :
No 'm biodh uisgeachan príosoil,
Dol a sios anns na corpabh fin,
'S beathanna brioghoil,
Dh' fhagadh lionta, dearg, tortoil iad,
Ba bhrais iad na coileach,
No buicen dearg daraidh ;
'S na ba chreatairion coill iad,
Dheanadh cleamhnas ri daraig.

Nach fpoth fibh na bodaich,
Ma 'n truaill iad an talamh,
Tha falunn, falbirir,
Agus nitir nan tarramh ;
Sparramh an glocain,
Sean clochan na ftalon,
'S fotha. feammabh na pocain,
Le 'n cochuillibh gearraibh ;
Gu bheil iad chomh-bochoile,
Lochdach le 'm ballamh,
Go fiolachdach (bhaftards),
Choimh-lionor ri gainibh :

Mhoire nach iadſan
A cheangail nan caignibh,
Mar thachras air ſaidheach,
Do mhaddrai air ghaſradh.

'S ioma te dh' f alchas
A h aodann le tonnaig,
Ma 's terrig a bhliaghna,
O f haoiſgnidh ar ſgonnain;
Na mnain na laomabh,
Ag caoineadh ma 'm pollag',
Chiunn am buinnig le faoineachd,
Air ſon goal na ſean chroman.
Gur a h oilteil an taom,
Sean daoin' an deis cromaidh;
Am bathais air maoladh,
'S an aois air an lomadh;
Ain-mianna feoilchlaointe,
'G an tarraing go connan:
Le gearrſgin nach gear ſibh
Aſd' an da bholia.

Ann a maidin ar n aimſreach,
Go 'm banaibi ar ſolus,

N 'Nuair

++ ++

'Nuair th' agamh chomh-anmoch,
Lan da lampa do dh'ola;
Sean daorach ar n anbrais,
Cha 'n fhaodar a mholadh;
Gu 'n therig ar n aogafg,
'S go 'n a chaochail ar folaidh:
Far tomamh le gaoifid,
'S an aois air ar roladh;
Go 'n phreafaich ar n aodainn,
'S go 'n dh' aognaich ar boladh;
Go 'n tharraing an torg,
A fhaoil air ar gnúifibh;
'S cha mhór nach do ghearradh
eis fnaithen ar cúrfa.



*Oran árrait. Air fonn,* Good night, and God be with you, *&c.*

P. MILE marbhphafg air an tfaoghal,
'S carach baoghalach a dháil;
Cuibhiull an fhortoin oir'n air caochladh,
Cha do chleachd finn moim roimh chách;

Tha

Tha ſinn anois air ar ſgaoileadh,
Air feadh ghleann, is fhraoich-beann árd ;
Ach teanailidh ſinn fós ar daoine,
'Nuair a dh' fhaodas ſinn go blár.

Miſneach mhaith a mhuinntir ghaolach,
'S gabaidh Dia dhinn daonnan cás :
Cuiribh dóchus daingiunn, faoilteach,
Anns an aon ti ni dhuinn ſtá :
'S buanaichibh go rioghoil, adhrach,
Traiſceach, uirneach, caoincnneach, blá ;
'S biobh bilis d' chach a cheile,
'S duinair ſuas ar creuchda báis.

Ach 's feadar dhomhs' anois bhi falbh uaibh,
A ghaidhealamh ealma mo ghraidh :
Ba mhor m' earbſas' as arfonadh,
Go do dh' fhonadh dhuinn 's an ár,
'S iomad ancomhthrom a choinnich
Sinn, 's an choinnimh bha gun ágh :
Ach gabhaidh mis' anois mo chead dhiot,
Uine bheag ; ach thig me trá.

Leaſaichidh me fós ar callſa,
Churainnibh gun fheall, gun ſga ;

A dhilſi dliodhach, rioghoil, treuna,
A dheanadh éuchd ri uchd na 'm blár:
'S cinn is coluinn chuir o chéile,
Sinn', 's ſibh-fein a ſcardh fás;
Ach togabh ſuas ar miſneach gleuſta,
'S cuirim f fein r' ar creuchdamh pláſd.

G. A mhoire finne a t' air ar céuſadh,
Air dhí céille, ſinn gun cháil:
T—— St— Mac R—— S——,
A bhi na eiginn anns gach cás;
Gur h e ſin a rinn ar léireadh,
Gur a féadar dh' a go fág:
Sinn na dhéigh gun airm, gun éididh.
Falbh 'n ainm Dhé; ach thig a ghráigh,

Ar mile benach d na d' dhiaigh,
'S Dia do d' ghlei'gh anns gach áit':
Muir is tír a bhi choimh-ro dhuit:
M' uirni ghear leat fein os áird;
'S go do ſgar mio-fhorton déuiach
Sinn o cheile, 's ceim roi' 'bhás:
Ach ſoiri libh a mh—c R—— S——
Shúgh mo chéille thig gun cháird.

Chaiil

Chaill finn ar fiuir, 's ar buill-bheirte;
Dh' fhalbh uainn ar n achdaire-báis:
Chaill finn ar compas, 's ar cairtion,
Ar reil-iuil 's ar beachd gach la:
Tha ar cuirp gun chiun, gun chalan,
Sinn marr charcaifich gun fiá:
Ach gabh us' a ghradh do t aftar,
Dean gleas taipi, 's thig gun dail.

*P*. Beannachd go léir le Cl—n-D——d,
Sibh a dh' fhoirin or'm na m' chas,
Eilir oilenibh, is mhoir-thir,
Lean fibh deonach, rium gach trá:
'S ioma beinn, is muir, is mointeach,
A fhiubhail fin air chorfa báis;
Ach theafraig Dia finn air fuar-fhoirneart,
Na 'n con fronghao'ach 'bha 'ir fail.

Sibh a rinn fa laimh na Tríonaid,
Mife a dhíon o mhio-ruinn chaich:
Mo dhearg naimhde, neartor, líonor,
Chuir a lion fea ih ghicann is ard:
A mhead 's a thaifbin fibh d' ar dílfeachd,
'S coir nach díu-cuuimhnich go brach;

A bharr, gur fibh is luath' fhín rium,
Toic an tír 's an Talamh-ard.

*G.* Ochan, ochan, cruaigh an dearmad,
Bui 'g ar tearbadh uaibh gun bhàs:
B'i 'n fhoir éibhinneachd, 's am beirteas,
Bhi d' a t fhaicinn gach aon là:
Bi'dh ar ruifg lan tim a frafadh;
Ar cri lagchùifeach gun chàil,
Go 'm pill us' a rís air nais oir'n.
Beannachd leat le neart ar gràidh.

*P.* O tiormaichibh a fuas ar fúilin,
Chomuinn rùnaich 'fuair ar ciàdh,
Bi'dh fibh fàs, maoineach, muirneach,
'N ar gàird dubailt' ma White-hall,
'Nuair a bhio's an Reabail lùbach,
Ri bog chrùban feadh na 'n carn,
Go 'm bi líbhs' an caithrim ciùrta.
Iafdoil, lu'-chleafach, làn àigh.

*Oran*

*Oran do an gairir, am Breacan uallach. Air fonu, Hei an Clò dubh, ho an Clò dubh, hei an Clo dubh, b' fhear an Breacan.*

B' Fhear lium breacan uallach,
Ma m' ghuaillibh, 's a chuir fa m' achlais,
No go do gheibhinn cóta;
Do 'n chlo is fearr thig a Sasgunn.

Mo laochan fein an t éididh,
A dh' fh'eamadh an crios d' a ghlasadh,
Cuaicheneachadh éilidh,
Déis éri go dol air astar.

Eilidh cruinn na'n cuaichen,
Gur baghail an t earradh gaisgeich;
Shiubhlainn leat an fuarain,
Feadh fhuairbheann; 's ba ghasd air faich u,

Fíor chulaidh an tsoigh'd-fhir,
'S neamh-ghloiceil ri uchd na caismeachd;
'S ciatoch 's an adbhans u,
Fa shrantraich na 'm píob 's na 'm brattach.

Cha

Cha mhios anns an dol fios u,
'Nuair scriobar a duille claifich;
Fíor earradh na ruaige,
Go luas a chuir anns na casamh!

Ba mhaith go fealg an fhéigh u,
'N am éri do 'n ghréin air creachunn;
'S dh' fhalbhainn leat go lodhar,
Diadómhnaich a do 'n chlachan.

Laighinn leat go ciorboil,
'S mar earbaig go 'm briosgoinn grad leat,
Na b' ullamh air m' armachd,
Na dearganach 's mosgaid ghlagach.

'N am coilich a bhi dùrdlan,
Air stùcan am maidin dhealta.
Ba ghlòsta t fheim 's a chùis sin,
Seach mùtan do thrustar casoig.

Shiubhlainn leat a phosadh,
'S far fhornein cha fhrosinn dealta;
B' i sin an tsunach bhoidheach,
An òighbhean bha mhor a tlachd dh'i.

B' aigiontach

B' aigiontach 's an choill u,
D a m' cheireadh le d' bhlás 's le t fhasga,
O chathudh, is o chríon-chur,
Go 'n diona tu me ri frasachd.

Air uachdar gur a sgíombach
A laigheadh a sgiath air a breacadh;
'S c'aidheamh air chrios ciatoch,
Air fhiaradh os ciunn do phleata.

'S deas a thigeadh cuilbheir,
Go suilibhiorra leat fa 'n asgcuill;
'S a dh' ain-deoin uisg' is urchaid,
Na tuilbheim go 'm biodh ar fasga.

Ba mhaith anns an oich' u;
Mo loinn u mar aodaich-leapa:
B' fhearr lium na 'm brat lín u,
Is príosoile mhín tha 'n Glas'cha.

S' bagonta grinn bóidheach,
Air banais is air mód am brcacan;
Suas an éileadh-sguaibe,
'S dealg-gualainn ag cuir air fasdaidh.

Ba

Ba mhaith an la 's an oich' u,
Bha loinn ort am beinn 's an cladach,
Ba mhaith am feacd 's a ſìoth u :
Cha Righ a fear a chuir as duit.

Shaoil leis go do mhaolaich, ſo
Faobhar na 'n Gaidheal taippi ;
Ach 's ann a chuir e géir orr',
Na 's béurra no deud na h ealltainn :

Dh' fhag e iad lán mío-ruin,
Choi'-ciocrasach ri coin acrach ;
Cha chaiſg deoch an íotaidh,
Go b' fhìon e, ach ſíor fhuil Shagſunn.

Go ſpíon ſibh an Crí aſainn,
'S ar brollaichion ſíos a ſhracadh,
Cha toir ſibh aſainn I——,
Go bràch gos an téid ar tacadh.

R' ar n anam' tha e fuaite,
Teann, luaite cho'-cruaigh ri glaſon ;
'S uainn cda' n fhaodar fhuaſgladh,
Go 'm buainir a fear ad aſainn.

Cleas

Cleas na mnai-fiula,
Gheibh tuillinn ma' 'm beir i a h' afaid:
An ionad a bhi 'n dium ris,
Go 'n dúbuil d' a fear a lafan.

Go d' chuir fibh oir'ne buarach,
Thiugh, luaite, go 'r falbh a bhacadh,
Ritheidh finn chomh-luaith',
'S na 's buaine na feigh a ghlafraich.

Tha finn 's an tfean nádor,
A bhá finn roimh am an acta;
An pearfanna 's an intinn,
'S 'n ar rioghoilachd cha teid lagadh.

'S i 'n fhuil bha 'n cuifl' ar finfridh,
'S an infgin a bha n' an n aigneadh,
A dh' fhag dhuinne mar dhí ib,
Bhi rioghoil. O fin ar paidir!

Mallachd air gach feorfa,
Nach deonaicheadh fós falbh leatfa,
Cia dhiu bhiodh aca cómhdach,
No cómhruift, lom go 'n craicinn.

Mo

++ ++

Mo chion an t àg fearragha,
Thar farraige chaidh uainn air aſtar :
Dúthrachd bliá do dhúcha,
'S an uirni go lean do phearſa.

'S go d' fuair ſibh lamh-an-uachdar,
Aon uair oir'n le ſeorſa tappaig,
An donus blàr ri bheoſan,
Ni ſeoladair tuilleadh tappaidh.



*Oran úr. Air fonn,* Black Jock.

O T—— mhic Sh———,
Mhic Sh——, mhic Th——!
Leat ſhiubhlainn go h eadtrom,
'N am ébhich 'bhi marſal,
'S cha b' ann leis a phlàigh ad,
A tharmaich o 'n mh—c.
Bheireadh creiddibh is reuſon
Oir'n éri mar b'àbhaiſt,
Leis an ailleagan cheatoch,
'Shliochb éfeachdach Bhàncho :

Mo

++ ++

Mo ghragh a ghruaigh àluinn,
A dhearſadh or'm ſtuirt.
U 'g iomachd go ſúrdoil,
Air tús a bhataili,
Cha fhroiſinn aon drúchda,
'S me dlúth air do ſhailibh:
Me eidir an talamh
'S an t aeir a ſeoladh,
Air iteoig le h aidhir,
Miſg-chath, agus ſhólais;
'S caiſmeachd phiob'-móra,
Bras-ſhroiceadh am puirt.

O 'n éibhinneachd ghlórmhor,
An tſòlais a b' airde!
G ar líonadh do ſpionnadh,
Air ſlinneinibh Th——,
Go 'n calcadh ſu àrdan
Ann càileachd ar cuirp:
Do làthaireachd mhórchuiſeach,
Dh' fhógradh gach ſàillinn,
Go 'n tiuntadh tu feodar
Gach feola go ſtàillinn,

'Nuair ſheal'mait go ſanntach,
Air faurra do ruiſg.
Go ghnúis torrach do chruadal;
Do dh' uaiſle, 's do naire,
Nach taiſeicheadh fuathas,
Roi' luaidh do nàmhad:
'S mar deanadh fir ſhagſunn
Do mhealladh, 's do thréigſin,
Bhiodh an crún air a ſpalpadh,
Lè d' thapadh air S ——,
A dh' ain-deoin na béiſte.
Leis an d' érich na h uile.

Go 'm b' fhoirmeil lium torman
Na 'n organabh aluinn!
'S tein'-eibhinn a laſadh
Go bras-gheal air ſraidibh!
'S na croiſibh ri h àrd-ghaoir,
Mhóir Th——ar Prionns'!
Gach uineog le foineal
A boiſgeadh le dearſadh,
Le ſolus na 'n coilibh,
'S deas moigh'dionn d'an ſmùladh;

'S

'S gach ni mar a b' arrai
'G cuir fáilt air le puimp!
Na canoin ri búireich,
'S iad ag ſtúradh an fháilidh,
Ag cuir crith air gach dúthaich
Le muiſeag na 'n Gaidheal;
Agus ſinne go lú'-cheaſach,
Mùirneach lan àrdain,
Am marſail go mùinte,
Ard-ſhuntach m' a ſhailibh;
'S gann bha chudum 's gach ſear dhian
Tri chairſteil a phuint!

---

*Oran Bacheil.* *Air fonn,* The bucket you want, *&c.*

HO rou mo bhobug an dram,
Ho rí mo bhobug an dram,
Ho rou mo bhobug an dram,
'S e chuireadh an ſoddan na m' cheann.

Ho rou ghaolack an liunn,
Ho rí mo ghaolach an liunn,

 Ho

Ho rou mo bhobug an liunn,
'S e dhùifgidh dhùinn urram gach foinn.

Och óch! mo fhólas am puinns,
Ho rou mo fhòlas am puinns,
Ho rí mo fhòlas am puinns,
'S tu chuireadh an togail fa m' chuim.

Fheara 'n ar fuighe ma 'n bhòrd,
Le'r glaineacha criog hoil 'n ar dórn,
Na leanamait righin air òl,
Ma mill finn ar bruighinn le ból.

Na toftachan figgeanta fial,
'G an aifeag go rige mo mo bhial;
Ba mhireagach ftuiggidh, is triall,
Am marfal le ciogguilt roi' m' chliamh.

'S tu chuireadh na curaids' 's an tfluagh,
'N am cogaidh ri h aodainn na 'n ruag,
Go 'n olaimit fgailc dhiot go luath,
Ma fguidfemit flacain a truaill'.

'S

'S tu dh' fhagadh finn taippi 's an toir,
'N am tarraing na 'n glaf-lann ri froin,
'Nuair thilgte na breacain do 'n tflógh,
'S a truaill, bheirt amach claidheamh-mór.

Go tu mo leannan glan ùr,
Cha phòg me go dílinn u 'n cùil;
Ach phógainn, is dheobhlainn u rùin,
Nuair thig u 's Jacobus na d' ghnùis:

An t ainm fin is fearr ata ann,
'Ainm Sheimis a chuir air do chean;
S e thogadh a fogan fa m' chaint,
'S a dh' fhagadh go blafda mo dhram.

Fadaimit teine beag fhìos,
Na lafraiche ciuin a ni grìos,
A gharas ar claguinn, 's ar crì,
'S dh' fhògras ar n airfteal, 's ar fgìos.

Gur tu mo ghlaineag ghlan lom,
Mo leannan is cannaiche fonn;
Go d' rinne ru dh' fhcammainn na 'n tonn,
Gur mòr tha do cheanal na d' chom.

++++

O fair a ghaoil channaich do phóg,
Leig clannadh d' a t anail fa m' ſbróin,
Gur cubhrai lium fannal do bheoil,
No tuis agus mire na h Eorp.

O aisig a ghlaine do phòg!
Cuir ſpeirid n' ar teangamh go ceol;
An íocſhlainte bheannaichte choir,
A leaſaicheas anum is feoil!



*Marbhrainn a rinneadh do phea Colum, a mharbhadh le aubhag.*

'S Turſach mo ſgeul ri luaigh,
'S gun chách d' a 'd chaoi,
Ma bhás an fhir ba leanaboil tuar,
S da mheanbh ri chlaoi.
'S oil lium bás a Cholum chaoimh,
Nach b' anagrach gnás,
S thuitim le madadh go 'm béus,
Dobhran na 'n cárn.

'S

++++

'S tu 's truaidh linn do bhás na 'n ean ;.
Mo chrágh nach beo,
Fhir a b' iteagach. miottagach triall,
Go ba mheirbh do threoir :
B' fheimeil' do Naoi na cách,
'N am bhárcadh na 'n ſtuagh,
Ba tu 'n teachdair' gun ſeach'ran d' e,
'Nuair thraigh an Cuan :
A dh' idreachdainn do dh' fhalbh an tuil,
Litir gach fear ;
Dúbhull is Colum go'n chuir
Deagh Naoi thar lear:
Ach chaidh Dubhull air ſeacharan cuain,
'S cha do phill e riabh;
Ach phill Colum le iteagaich luath,
'S a fhreagra na bhial.
Air thús, cha d' fhuair e ionad d' a bhonn
A ſeaſadah e ann,
Gos do thiormaich Díle na 'n tonn,
Far mullach nam beann :
'S ann ſin, a litirſin leagh an duine bha glic,
Go 'n thiormach a bhailc,

'S

'S go faigheadh a' mhuirichinn, cobhair na 'n teirc,
Agus fuafgladh na 'n airc,
Le neart cha fpúilte do niod,
Go do thigte d' a d' fhlad;
Bhiodh do chaifteal fa bhearrabh na 'n creg,
Ann an daingnichibh rag:
Bha do mhodh fiolaich air leath o chách,
Cha togradh tu fuas,
Ach a durraghail an taca ri d' ghrágh,
'G cuir cogair 'n a cluais.
Cha do chuir u duil ann airgid no fpréigh,
Na féift am biodh fúgh,
Ach fpioladh, is criomadh an tfíl le d' bhéul;
'S ag ól a bhùirnn:
Aodach, no anart, fíoda, no fról,
Cha cheannachhadh tu 'm bú:
Bhiodh t éididh do mhín-iteacha gorm,
Air nach drùidheadh an drúchd:
Cha do ghabh u riabh paidir no créud,
A ghuidh na 'n dùl;
Gaigheidh, cha 'n eil t anam am féin
O chaidh tu 'nunn

Cha

++++

Cha 'n e gun chifte no anart bhi comhdach d'o
chré,
Fa lic anns an úir,
Tha mife go cruaigh e, niu 'g acain go leir,
Ach do thiutim le cù.

---

*Marbhrainn Máiri nian Ean Mhic-Eun, do 'n gairte, an Aigionnach. Air fonn, Picbaireachd.*

THA me craiteach tinn,
'S Máiri ghrinn bodag;
An t éag air a toirt dhinn,
Anois dint fa chlodamh;
'S ioma fearrabhall chinn,
Cearclach, féitheach flim,
A thiolaigidh na d' chill,
'S cul do chinn air fodar.

'S ann agad fein bha ghibht,
Eidir dha bhith do chos';
Gur lionar fleafgach glic,
Ba rionnchruaigh, bliochdach dos,

Chuiread

Chuireadh air bhallaichrith tric,
Le cachbhalg cruinn fa bhrot,
'S t anail ri each choi'-brisg,
An gallachrann gniomh na throt.

'S ann agad fein tha pheisg,
Chinn mor le sgreib na 'n clap;
Le ciogladh bhod ri d' sgeig;
'S le fìor bhleth ghreadan shlat:
Na d' cheal gur minig theac,
Crann-mór le stagh, 's le bheirt:
Tri cheud uair go 'n spregg,
Go 'n d' fhail do gheid 's go 'n mhaic.

'S ann agad fein tha 'n eig,
Gann oirleach bheag o d' noig;
Le ball chomhrag ri creig,
Chuireadh long bheag air flod:
Da fhichid bliaghn' man heist,
Go 'n bhreo do chroit, 's go 'n ghrod;
Gur iomad fear a cheig,
'S a bhrod le cead do roig.

An

An túgurrach gheal-dhonn,
Nach ro' crom, no paiteach,
An tric do mhoglaich ſgonn,
'S paire lom do chlachabh:
'Nuair a dhuiſgt' t' fhonn,
Go b' ann air ſgáth na 'n tom,
Go 'm biodh ma thárr do bhronn,
Galon ronn da ſhraddadh.

Go ſcriobhar t airm go glic,
A ſics air do lic gun ſtad,
Da bhrill na 'n crois air pit.
'S magarla ſic na 'n glaic,
Air (feild) do phlaide bhric.
Chinn tiugh le ſtiorc-luagh-chas:
B' e 'n dol gun rath, gun ſlioc,
Bhi cur deagh ſhil na d' chlais.

'S iomad oig-fhear bà,
Ann an aird a ſhogain,
A ſháth a ſhleagh na d' lod' e,
Leis am b' fhearr am bás,
Na dol a rís na d' dháil,

Eaga

Eagal go 'n grad bháit' e,
Am meafg pláigh do rocan.

Suilin an aite na 'm bod,
Umad a filidh ma feach;
Bafan an ionad na 'n cloch,
Anois d' a d' phoftadh: mo chreach;
An uaigh an ionad do nochd,
Bhi 'nois d'a cladhach, 's d'a treach;
A fpaid an ionad na 'n ftob,
B' ábhaift na d' fhlochd dol afteach

'S ioma lafag chruaigh,
Bhiodh ma m' luaighs' an Uibhift;
Eidir Seile bhruach,
Bun-na-Stuagh, 's Lochuthuirn,
'S brath bhi ac' Dialuain,
Bhi d' a d' chuir 's an uaigh:
Banaltrom bhod cruaigh;
Fior chliath-luaigh na 'n triuthas.

Taing do Chlann-ai-Leoin,
Rinn cofg mòr ri t fhalair,

Chuir tharad da chloich mhòir,
Agus fód do 'n talamh;
Na h eolaich rinn a chóir,
Am pòr ba toil leat beo,
A chuir mar chumhdach córr,
Ar muin ceis choir na 'n tairr-iall.

'S mis' th' air mo bhioladh a nochd,
'S mo chrí ri ean-bhualadh lag;
Ri gul, 's ri cionar go bochd,
Fa ſproc, le imni gun ſtad,
Ma 'n tuggarraich dhoinn dhol 's an tſlochd;
'S ſuar phloc ag cúmhdach a taiſg.
Do 'n chinneadh ſhàr-bhuailteach le hog,
Sgleogadh pit bhog le ſod mhag.

B' fhearr go bithinns'am chrùban,
'S me air cùl do chiſte;
Leiginn fann-ghlaoidh thurſach,
'S bhiodh mo ſhuilin ſilteach;
'N am bhi dol do 'n uir ort,
Sheanachaiſinn mo runſa,
Amach a Teughlach Mhuideort.
Culaidh rúſgadh phioſtol.

Caottag do dheiridh do ſtoc,
D' a cragadh le fairche cruaigh, rag;
Le loimd do ſheileir bhiodh ſcop
Coipte, go t imlic le glag:
Chluinnte fead-ghaile le glog;
Rumaladh brilleocach na d' lag:
B' e t orgain ceolor an gog,
'N mealgradh ſprilleocach do chnag,



*Moladh air deagh bhod.*

THA ball-ratha ſinte riut
A choiſinn míle buaigh,
Sar-bhod iallach, accuinneach,
Rinn-gheur, ſgaiteach, cruaigh,
Uilleach, feitheach, feadanach,
Laidir, feaſbhach, buan,
Beodha, treorach, togarrach:
Nach diultadh bog no cruaigh.

*Oran do 'n gairir, Tinneas na h urchaid. Air fonn, Tha me-ſhinn ſuarach ma ghruaman an tſean duin', &c.*

GO bheil Tinneas na h urchaid,
Ar feadh Ardna———r,
Ri ſior ghabhail phurgaid,
Chuir tururaich na 'n cean orr':

Na fir lan do 'n ghalar,
Go rig' a ſmior-cailleach;
A ſtarrabhuill air faileadh;
Grad chaillidh iad ſeamm ris

Na mnain air ſgiolagh;
'S an airnion air ſileadh,
An clap air am milleadh;
'S am brilleinibh ſeannta.

An Cogois d' an criomadh;
'S am mionach d' a ſginneadh;
A ſuilin d' an dinneadh;
'S am binid air teanntadh:

An criodha d' a bhioradh ;
'S an tilgidh d' a ſhireadh,
'S a laigſe d' a philleadh,
Go minig d' an an-toill.

Teudan is guſgcuill,
D' a tharraing o 'n buſſamh ;
'S am meillion ro ruiteach ;
'S am pluicion lán ſleamhnain:

An craicionn d' a ſgreaggadh ;
'S an éarrach air peaſgcadh ;
Múir ghágach lán teaſa,
Mar ghreaddagh na feanntaig.

Thig oirbh eas-ſhlaintibh coibheach,
Bolgach, pláigh, agus cloimhin ;
'G ar ſgrios, is 'g ar clomhadh,
Mar eich bhrothach bhio's ſeànta.

++++

*Oran air sean aois. Air fonn,* The pearl of the Irish nation.

CHA tog mise fonn,
Cha 'n éirich e lium,
Tha m' aigneadh ro throm fa éislin;
An criodh a ta m' chom
Mar chloich bhiodh na deann,
Air tuitim an gleann nach éirich;
Tha gaisgeach nach tiom
Oir'n ag cogadh, 's a strí,
Nach urrain a chui bhi ré rinn,
O 's treas e no sinn,
Theid lesin ar claoi,
'S cha teasraig aon ni fa 'n ghréin finn.

Cha chùis, ùr 's i dearbh
Bhi 'g iunndrainn na dh'fhalbh,
Ar cruitheachd, ar dealbh, 's ar n éagasg,
Ar cumachd, 's ar dreach,
Ar spionnadh, 's ar neart,
Ar cur an am gleac no sréupa;
Mar a sgaoileas an ceo
Thar aodann an fhéoir;

++++

Mar a chaochlas na neoil 's na ſpéiribh,
'S ann th' an ois a teachd oir'n,
Cumhach, caointeach lan broin,
'S neamh-ſhaoireach r' a leon an te ſin.

Aois odhar gun bhrigh,
Tha 'g ar toghar go cill,
Dh' fhagas bodhaig a chinn ro éididh:
Aois bhodhar nach cluinn,
Gun toghaidh gun ſuim,
Gun char foghainneach ſtri, no ſtréupa;
Aois aiceideach thinn,
Gun tagſa, gun chlí
Gun ghaiſgeadh, gun ſpíd, gun ſpéaraid;
Lan airſteil is craigh,
Gun aidbheil bhi ſlán;
Gun aon neach 'g am bheil cás do d' éiginn.

Aois chaſadach gharbh,
Cheann-trom, chodaltach, bhalmh,
Ann an ion 's a bhi marbh gun éirſt u;
Cha ghluais u ach mall,
Agus cuaill ann do laimh,
Dol mancuairt air gach ault is featha;

'S

'S tu nach guidhir go brách,
Cha chuidh dhuit e,
Geall rithe, no fnamh, no léime ;
'S ann tha fibhras is crágh,
Ag t iarraidh go bás,
Ni 's lionoir no pláigh na h Eipheid.

Aois chíanoil ro-bhoc,
Ri caoi na rug ort,
Dimbrígheil, gun toirtt, gun fpéis u :
Do luchd commuinn is gaoil,
Fa chomruig an aoig,
'S gun air comus a h aon diu éiri :
Dh' fhalbh t airneis, 's do chuid,
Dh' fhalbh flainte do chuirp
Thig ort fállinne tuigs' is rèafoin ;
Thig dio-cuimhne, thig bài.
Thig diobhonas d' a,
Thig mío-loinn do chairde fèin ort.

Aois ghreannach, bhoc thruadh,
'S miofa feallach is tuar,
Mhaol-fgallach, gun ghaurg, gun dèadach:
Roc-aodannach cruaigh,

Pfeafach,

++ ++

Preasach, craicneach, lom, fuar,
Crubach, crottach, gun ghluasad cèime;
Us' a loghair na spioc,
Bheir na subhailce dhinn,
Co 's an domhan le 'm binn do shèisidh?
Aois ghliogach gun chàil,
'S tu 's mioso no 'm bàs;
'S tu 's tric a rinn tràill do 'n trèan-fhear.

Aeis sheachdi lan bròn,
Gun riobhadh, gun spòrs,
Gun teilintinn ri ceol d' a èisdeachd:
Roib-fhiasagach glas,
Air dhroch sheasmh-cas,
Leisg, seottoil, neamhghrad go èiri:
Cha 'n fhuiiig u fuachd,
'S olc an urr' u 'n cas cruaigh,
'S e do bhuinnig an tuath' 's an dèirce:
Cha 'n eil neach ort an tóir,
Nach e aidbheil am beòil,
Gur fada leo beo gun fheim u.

Aois uaine 's olc dreach,
Or'm is fuarrach do theachd,

Cha

